AN

# DARA LEABHAR

AIR SON

## NAN SGOILEAN GAE'LACH

A TA

*Air an cumail suas le Comunn Ard-Sheanaidh Eaglais na h-Alba.*

AN DARA CLODH-BUALADH.



DUNEIDIN:
AIR A CHLÒDH-BHUALADH
LE UILLEAM BLACKWOOD AGUS A MHIC

# SEOLANNA.

Feumadh am Fear-teagaisg na leasoin, no na h-earrannan a leanas, a dheanamh fad no goirid, a réir mar a chi e iomchuidh; ach air chor air bith cha téid e seachad air aon diubh gus an urrainn am foghlumach a leughadh gu pungail.

'Nuair thig am foghlumach gu crìch na treas earrainn air a' cheud taobh-duilleig a leanas, tionndaidh e thairis, (a réir mar a ta e air a chomharachadh a mach san leabhar,) gu taobh-duilleig 16, agus leughaidh e an earrann a tha tòiseachadh leis an litir (A.); agus mur sin sios.

Bithidh e iomchuidh gu'm mìnich am Fear-teagaisg do'n fhoghlumach brìgh gach focail nach 'eil e a' tuigsinn, agus mar an ceudna gu'n cleachd e dha na focail a ta aon-fhillte a dheanamh dùbailte, agus na focail a ta dùbailte a dheanamh aon-fhillte. Mar so, *Bhiadh mi na cearcan*, *Bhiadh mi a' chearc*;—Tholl e na brògan, Tholl e a' bhròg;—Fhuair an laogh bàs, Fhuair na laoigh bàs, &c.

I. M'D.



# A' CHEUD EARRANN.

---

**1.** Bhiadh mi na cearcan. Tholl e na brògan leis a' mhinidh. Faic co luath 'sa ruitheas an seangan. Choinnich mi air an staidhir e. Tha guth àrd agad. Tarruing t'anail. Fhuair an laogh bàs. Chaill mi an t-airgiod.

2. Thoir dhomh beagan arain. Millidh an reothadh a' pheasair. Bhuail e mi le 'dhorn. An aithne dhuit co a sgriobh so? Thig am bàs air sean agus air òg. Bhris e caol a dhuirn Tha mi sgìth do'n eallaich. B' fhearr leam gu'm b' urrainn domh snàmh. Leum iad seachad.

3. Meanglain na craoibh beithe. Tha meall do chrè agam. Am bheil an rathad garbh? Falbh air an fhrith-rathad. Tha'n geata farsuinn. Dh' fhàilinn mo shealladh. Thig air t'ais le cabhaig. Is ni gràineil bhi goid, agus ag innseadh bhreugan. Mharcaich e air asail —A. *Taobh-duilleig* 16.

4. Dh' fhalbh e o'n tigh. Chiùrr thu mo làmh. Bruich an fheòil. Tha adharc chrom

air an damh Chrath am madadh a cheann. Shuidh an righ air a chaithir. Luidh sinn sios air an urlar. Dh' fhalbh an loingeis. Thog iad an tigh sin le clach agus le aol.

5. Shéid am fear-faire an trompaid. Tha an là ciùin agus balbh. Am bheil iongan a' chait geur? Bun na craoibhe giuthais. Tha teine againn san t-seòmar. Crom thu féin sios. Na sgrìobh air do leabhar. Ruathair leis a' chaibe. Bhuail e mi leis an t-slait. Dìrich am bruthach.

6. Tha e dà bhliadhna dheug a dh' aois Théid sluagh maith do nèamh, agus sluagh olc do ifrinn. Bha sgaineadh sa' bhalla. Beir Dia breth air an t-saoghal. Tha am fuaran domhain. Chaidh an t-eun d'a nead. Tha ceò dhorch ann. Na saltair sios an t-arbhar. Teich air falbh.—B. *Taobh-duilleig* 16.

7. Tha an leanabh tinn. Ròist an t-eun. Bhris na caoraich a' challaid. Tha foinneamh air do làimh. Feumaidh tu an talamh ar. Tha na sgadain ro phailt. An caruich mi am bòrd? Tog ort do'n bhaile. Tilg sios am balla àrd sin. Chaidh e a dh' iasgach le dubhan agus le lìon. Tha an talamh cruinn.

8. Lùbaidh e a bhogha. Tha cridhe blàth aige. Rinn an luch toll sa' chàise. Tha a' chlann a' deanamh iolaich. Fuinidh i an taois, agus ni i aran dith. Tha an searrach bochd. Dh' fhàs na gabhair fiadhaich. Tha àl mòr aig a' mhuic. Fadaidh an teine.

9. Na dean breug air son ni air bith An d' rinn an gobha na tairngean? Sheinn e sailm. Ghuil e gu goirt. Na caog do shùil. Chaidh am fiodh sios leis an t-sruth. Choisinn gach fear diubh so duais mhòr. Dùin agus glais an dorus. Am bheil an soitheach làn bainne? Feudaidh tu so a dheanamh. Ciod a thubhairt thu?—C. *Taobh-duilleig* 16.

10. Tha an lomradh sin a' sealltuinn ro mhaith. Na mill an obair ghrinn so. Rinneadh foir 'eudaich do shìoda dearg. Chuir e air a chlaidhe agus a chrios-guailne. Tha an talamh air chrith. An do chuir thu an siol? Tha e air chrith leis an fhuachd. An cluinn thu an crodh ag geumnaich? Nigh do làmhan le siapunn. Tha an tìr còmhnard. Rach seachad air.

11. Tha eallach throm aig air a dhruim Thàinig mòran fola o'n lot. Cuir dath uaine air an t-seòmar. Gabh aon ubhal duit féin, agus thoir an t-ubhal eile do d' bhràthair Shuidh e sios 'na aonar, agus ghuil e gu goirt Tha a' chlann a' deanamh bolg ri gréin. Rugadh sa' bhaile mi. Lùb mi mo ghlùn. An téid thu maille rium?

12. Bha dorus a' chrò fosgailte, agus fhuair na daimh a mach. Tha an leanabh 'na chodal. Seall air itean an eisg. Tha sgiathan mòr aig an iolair. Na cuir campar ort féin. Am bheil e a chòmhnuidh aig taobh na mara? Reic dc bhathar Tha an éididh maiseach. Dh'fhàs

an t-òganach dall. Cruinnich an treud do'n chrò.—D. *Taobh-duilleig* 17.

13. Bhleith iad an coirc. Tha seachdnar 'nan suidhe air a' chloich mhòir. Bhreab an t-each mo bhràthair. Thoir cliù do Dhia, oir is e ughdar gach maith. Na marbh a' chuilleag, oir cha'n 'eil i deanamh cron air bith ort. Thuit duilleach nan craobh. Cum do làmhan agus t' eudan glan. Is mithich dhuit do chluich a leagadh dhiot.

14. Thuit iad sa' chlais. Tha crios aig mu'n cuairt d'a mheadhon. Mur bearr thu sgiathan an eoin, leumaidh e air falbh. Ghabh iad rium gu cairdeil. Leag sinn san uaigh e. Chaidh a' mhiol-chù 'na dhéigh. Ciod iad na nithe a rinn e? Tha na caoraich a' meilich air son nan uan. Dean gach ni a ta ceart, agus seachainn an t-olc.

15. Ciod i do bharail dheth? Teich suas ris a' mhonadh. Am fear nach dìobair a charaid gheibh e urram. Ghabh e òran. Reub an taruinn a chòta. Tha am poll domhain, agus tha mòran eisg ann. Thoir an t-slige bheag an so, agus òlaidh sinn aside. Dean toirm mhòr chum's gu'n cluinn iad thu. Bhruth thu mo làmh leis an òrd.—E. *Taobh-duilleig* 17.

16. Ma bhitheas e maith, gheibh e gach ni a's àill leis. Théid na nèamha thairis le toirm mhòir, agus leaghaidh na dùilean le dian-theas. Na dean fanoid air sluagh maith. Leag a' ghaoth an tigh. Bha cobhar gheal air aghaidh an uisge. Chuir iad na mairbh fo'n talamh.

Thug an t-aiteamh air falbh an sneachda. An do sgriobh thu do litir?

17. Thàinig sinn a nuas o'n bheinn, agus shuidhich sinn ar bùth ann an àite blàth. Cha ghàir thu ma bhuaileas e thu leis an t-slait. Gabh comhairle agus falbh romhad. Na stad gus am bi thu as an t-sealladh. Gabh an sguabach, agus sguab an sabhul. An duine truagh, tha brògan a dhìth air. An cluich thu air a' phioba? Troididh e riut gu garg, a chionn gu'n d' rinn thu so.

18. Cuir biadh air a bheulaobh. Shnàmh na geoidh sios an amhainn. Chluich na h-uain am measg nan caorach. Dean cabhag, agus thig a m' ionnsuidh. Stiùraidh Dia iadsan a chuireas an dòchas ann. Thoir dhomh deoch do'n uisge ma's e do thoil e. Is toigh le Dia a' chlann a ni urnuigh ris. Tha e dà shlait air leud. Am bheil thu cluinntinn?—F. *Taobh-duilleig* 18.

19. Tha e 'na sheòl gràineil bhi ag aithris an ni sin nach 'eil fior. An do thuit mòran sneachd? Choidil thu tuille 's fada. Thug iad an t-iasg chum na traighe. Thig gaoth reòtaidh o'n taobh tuath. Thuit sinn air a' charn chlach, a dh' fhàg an luchd-oibre air an rathad. 'Nuair a ni thu urnuigh ri Dia, dean urnuigh ris le d'uile chridhe. Seachainn an t-olc, agus lean am maith.

20. Tha an t-achadh peasair fo bhlàth. Cha'n 'eil peighinn do'n t-saoghal aig. Cha

toir e an car á neach air bith. Chunnaic mi aisling an raoir. Glan air falbh an salachar bhàrr a' bhuird. Tha a chionta ro shoilleir. Fosgail an uinneig, agus leig a' ghaoth a steach. C'àit an do chodail thu an raoir? Thog mi mo thigh o chionn iomadh bliadhna. Glac an t-eun, agus bearr a sgiathan.

21. Chaidh e air seacharan air an t-sliabh. Is còir dhuinn oirp a thoirt air seirbhis a dheanamh do Dhia. Chuir a' chnuimh-fhiacail mòran trioblaid orm. Tha mo bhrògan ro chruaidh agus ro theann: Thug iad an craiccionn bhàrr mo shàil. Tha iomadh neach balbh agus boghar; is còir dhomh-sa bhi taingeil nach d' fhàg Dia mise balbh agus bodhar mar an ceudna. Chaidh caimein a'm' shùil.—G. *Taobh-duilleig* 18.

22. Tha a' bheinn àrd agus corrach; cha ruig sinn a mullach an dà uair so. Dh'ith a' chlann na h-ùbhlan. Shéid e a' ghall-tromp, agus rinn e fuaim mhòr. 'Nuair a bha e a' streapadh ris a' chraoibh, thuit e agus chiùrr se e féin Is còir dhuinn guidhe air Dia gu'n seòladh e sinn chum ar dleasdanas. Fhuair e im agus bainne. Bha e ann an airc mhòir. Chaidh an aitreabh ri theine, agus cha robh uisge ann g'a cur as.

23. Chaidh duine àluinn seachad orm air an uair. Cha robh truas no iochd 'na chridhe Bha an damh a chaill mi breac. Bhàth iad na cuileanan san uisge. Chuir e beirm air a' bhrailis agus dh' oibrich i. Cha robh lochd

no beud ann. Thug e mach an lagh air, agus dhìt se e. Bha am fear ud bleideil. Theich an earb do'n choille. Bha a' chlann bradach, agus air an aobhar sin bha fuath aig gach neach dhoibh.

24. Bha a' mhiol-chù bracach. Thog e a bhratach an àird. Chuir e dàil sa' ghnothuch gu uair eile. Chunnaic mi an dallag sa' bhruaich. Bhuain e mòran arbhair an dè. Chaidh carbad agus ceithir eich seachad. Tha ceileir binn aig na h-eoin. Spion e an coilleach. Bheir duine ni air bith an eiric 'anama. Fhuair mi faochag. Tha an t-òganach so 'na fhiùran dìreach agus deas. Bha teasach ghoirt sa bhaile.—H. *Taobh-duilleig* 19.

25. Ghlac geilt e. Tha an gàradh mòr, agus tha mòran meas ann. Am bheil na glinn fliuch? Leum an ialtag aig dubhar an fheasgair. Dh' fhàg e iarmad 'na dhéigh. Thug e ìobairt seachad. Chaidh an laoch 'na chodhail. Shuidh i sios agus chum i a sùil air an lear. Tha am fear so ro leamh orm. Am bheil màg an leomhain mòr? Dh' fhàs a cheann maol. Rinn mi malairt ris. Na dean mairneal Chaidh a mhaoin a sgrios.

26. Dh' éirich e moch sa' mhaduinn. Chroch i car tamuill air a mhuineal. Tha do namhaid an tòir ort. Thig pòiteir fiona gu truaighe. Chuir iad am priosan e. Choidil iad air an fhraoch. Tha mùing fhada air a' ghearran Bhuail e peileir air an fhiadh sa' chliaich

Dh'innis an seann duine ciod a thacnair da. Bheuc an leòmhan, agus chrith an talamh. Chuir e sreth chlach mu'n cuairt do'n tigh. Tàladh dhachaidh e. Shéid osag ghaoithe air falbh e.

27. Thug e seachad airgiod air ocar. Tha nuallan aig an spréidh. Bha a' bhean àrd agus fiadhaich 'na tagradh. Chaill e a neart gu tur. Thuit uamhas orra air fad. Leum an iolair gu h-àrd. Ni beartas sgiathan dha féin agus siubhlaidh e gu grad air falbh. Na h-ith aran an ti aig am bheil droch shùil. Ni amadan tàir air gliocas. Tha'n duine glic 'na dhuine laidir. Aom do chridhe ri gliocas, agus seachainn droch coluadar.—I. *T.d.* 19.

28. Iadsan a dh' fhanas fad aig an fhìon, ni iad bròn, agus gheibh iad lotan gun aobhar. Tuitidh am fìrean seachd uairean, agus éiridh e a rìs, ach tuitidh na h-aingidh ann an olc, agus cha saorar as iad. Na biodh campar ort ri droch dhuine, agus na gabh farmad ris. Cha bhi crioch mhaith aig an droch dhuine, oir gu h-obann thig a dhòruinn. Na gabh urram duit féin ann am fianuis an righ, agus na seas suas an àite dhaoine mòra. Ma bhios do namhaid ocrach thoir biadh dha, oir le so ni thu maith an éiric uilc.

29. Is e urram dhaoine òga an neart, agus is e maise sheann daoine an ceann liath. Na creach am bochd a chionn gu bheil e bochd, agus na sàruich an truaghan. Na dean suas

cairdeas ri droch dhuine. Is truagh an duine aig nach 'eil ceannsal air a spiorad; ach esan aig am bheil deadh bheusan, thig e gu h-urram. Is amadan esan a dh' earbas á chridhe féin. Ni gach neach tha sanntach deifir gu bhi saoibhir, ach tha esan a mhàin glic a ghluaiseas an eagal an Tighearna. Bheir am fìrean aire do chùis nam bochd.

30. Dùisgidh duine feargach suas aimhreit. Tha uile fhocal Dé fior-ghlan; is sgiath e dhoibhsan a chuireas an dòigh ann. Cealg agus breugan cuir fada uait, agus tréig iadsan air nach 'eil eagal Dé. Spionaidh fithich a ghlinne a mach an t-sùil a ni magadh air athair, agus tarcuis air màthair. Bheir eagal duine ribe leis; ach esan a chuireas a mhuinghin an Dia, gluaisidh e ann an sìth. Cha bhi tlachd aig leanabh maith do shlighe nan aingidh, agus cha ghluais e maille riu do bhrìgh gu bheil corruich air Dia riu.—K. *T.d.* 20.

31. Is fearr dol do thigh a' bhròin na do thigh na cuirme, oir is e sin crioch nan uile dhaoine, agus gabhaidh am beò g'a chridhe e. Gabh comhairle, agus gluais gu subhailceach agus beusach. Is fearr deadh ainm na mòran beartais. Is còir do gach neach urnuigh a dheanamh moch agus anmoch. Earb thu féin ri Dia, agus cha leig e dìth ort; tha a fhreasdal cairdeil a ghnàth 'ga do chumail suas, agus tha a shùilean an còmhnuidh ag amharc ort; uime

sin thoir gràdh dha le t'uile chridhe, agus biodh eagal ort ni olc a dheanamh 'na làthair.

32. Aig Dia tha neart agus gliocas; is leis esan a mheallar agus esan a mheallas. Cha tilg Dia air falbh an duine foirfe, agus cha tréig e an t-ionracan a chaoidh. Théid ar .àithean seachad mar longaibh luatha, agus mar an iolair a' dol air iteig. Bheir Dia fa'near gach neach a ghluaiseas gu h-amaideach, agus bheir e luigheachd dhoibh. Tha dòchas á craoibh, ma ghearrar sìos i, gu'm fàs i a rìs, ach bheir mac an duine suas an deò, agus c'ài. am bheil e? Rè a làithean uile cràdhar an t-aingidh, ach cha tig olc air-san a ta aon-fhillte 'na inntinn, agus a ta gluasad a réir lagha an Tighearna.—L. *T.d.* 21

33. Thug e aoidheachd do'n duine bhochd. Gabh ath-bheachd do d' chaithe-beatha. Chaidh an leanabh a bhaisteadh. 'Nuair chual Iacob gu'n robh Ioseph beò dh' ath-bheothaich a chridhe. Champaich clann Israeil ann am fàsach Shin. Bha an duine a labhair air tùs sa' chomunn deas-bhriathrach. Bha aithriche chloinn Israeil 'nan luchd-gleidhidh spréidhe. Chuir Maois a làmh 'na bhroilleach, agus dh' fhàs i an sin geal mar shneachda. Chaidh an sluagh air faontradh sa' choille. Fiosraich thu féin, agus faic am bheil do chridhe treibhdhireach agus aon-fhillte. Rinn an righ fòirneart air a shluagh, agus air an aobhar sin dh'fhuathaich iad e.

34. Tha an gaisgeach mòr ann am meud, agus treun ann an neart. Tha an gealbhonn a' deanamh a nid gu minic ann an tulachainn thighean. Am bheil e gealltainn gu'n dean e mar a dh'orduich thu dha? Giorraichidh craos làithean mhic an duine. Ghnàthaich do bhràthair maith a dheanamh, agus maitheanas a thoirt dhoibhsan a pheacaich 'na aghaidh. Gràdhaich do choimhearsnach, agus dean iochd air an duine fheumach. Bithidh an duine iochdmhor baigheil r'a ainmhidh. Na laimhsich duais an uilc, agus na siubhail air slighe an aingidh. Chrioslaich an saighdear a chlaidheamh agus a bhiodag air. Tha an leanabh luaineach agus crosd. Luchdaich an t-each, agus siubhail leis gu grad.—M. *T.d.* 23.

35. Gheibh an t-ionracan luigheachd o'n Tighearn. Bha a' mhaighdean maiseach ri amharc oirre. Tha duine miodalach mealltach 'na chridhe. Chuir thu mi-dhreach air an obair. Thug Dia léir-sgrios air Sodom agus air Gomorrah. Tha an neamhnuid luachmhor. Fhuair do charaid oighreachd le bàs bràthar a mhàthar. Pairtich do chuid ris a' bhochd, agus ris an fheumach. Cha sàsuichear an cridhe sanntach. Chaidh an duine fhàgail gu saorsa a thoile féin. Tha an rathad sleamhuinn. Bha slabhruidh òir m'a mhuineal. Chuir iad spiosraidh air. Thig an duine struidheil gu bochdainn. Bha e tiamhaidh agus brònach air son an

ni a thachair d'a athair. Cha taitneach leam an sgeul a chual mi.—N. *T.d.* 26.

36. Tionndadh ceann an eich ris an leathad. Cha mhaith an ni dà sheòrsa thomhaisean. Toinneamh an còrd. Treòraich an dall air a shlighe air eagal gu'n tuit e san t-slochd. Cha robh e tuigseach no cairdeil ris an t-sluagh a thàinig d'a ionnsuidh. Dh' fhàg bàs a mhàthar tuirseach e. Thoir an aire nach tuislich thu. Tha e uaibhreach 'na inntinn, agus uime sin cha toigh le sluagh eile e. Thug e airgiod dha an uaignidheas. Rinn iad iolach mhòr 'nuair a chosainn iad am blàr. Bu mhithich dhoibh fois a ghabhail.—O. *T.d.* 26.

37. Thog am fear-cogaidh suas an claidheamh loinreach, agus an t-sleagh lìomhaidh. Chuir e suas a namhaid mar bhall-amhairc. Coimhlion do bhòidean do'n Tighearna. Cha'n 'eil leigheas air bith air do thinneas; tha do lot nimhneach. Is an-aoibhinn dhasan a thogas baile le fuil, agus a dhaingnicheas caithir le aingidheachd. Is tàmailteach an ni a rinn e. Mar chuairt-ghaoith sgapaidh Dia a naimhdean. Bha a shoilleireachd mar a' ghrian, agus o a làimh shruth dearsanna soluis. Sheas e, agus thomhais e an talamh. Bha bùthanna aig na buachaillibh ri taobh na h-aimhne. Thàinig là feirge agus trioblaid orra; là fàsalachd agus léir-sgrios; là dorchadais agus ogluidheachd; là neul agus tiugh-dhorchadais.—P. *T.d.* 27.

38. Shéid an sluagh an trompaid, agus rinn

iad iolach an aghaidh nam bailtean daingnichte Nàraichear e air son a dheanadais. Rachaibh suas chum an t-sléibh, agus thugaibh leibh fiodh. Bheir am pomgranat agus an crann-oladh seachad toradh. Shaltair an gaisgeach air clàbar nan sràidean. Gabh do lorg a'd làimh, agus dìrich am bruthach. Tarruing criochan an fhearainn. Bha lagh na firinn 'na bheul, agus cha d' fhuaradh aingidheachd 'na bhilibh. Brisidh mi do chuing, agus sgaoilidh mi as a chéile do chuibhrichean. Caithear laithean nan aingidh mar asbhuain làn-thioram. Ceangail an carbad ris an each ghlas. Leaghar na sleibhtean, agus sgoiltear na gleannta roimh theachd an Tighearna.—Q. *T.d.* 28.

---

| | | | | | |
|---|---|---|---|---|---|
| 1 | I | Aon | 11 | XI | Aon-deug |
| 2 | II | Dhà | 12 | XII | Dhà-dheug |
| 3 | III | Tri | 13 | XIII | Tri-deug |
| 4 | IV | Ceithir | 14 | XIV | Ceithir-deug |
| 5 | V | Cùig | 15 | XV | Cùig-deug |
| 6 | VI | Sè | 16 | XVI | Sè-deug |
| 7 | VII | Seachd | 17 | XVII | Seachd-deug |
| 8 | VIII | Ochd | 18 | XVIII | Ochd-deug |
| 9 | IX | Naoi | 19 | XIX | Naoi-deug |
| 10 | X | Deich | 20 | XX | Fichead |

(A.) Tha Dia a' faicinn gach ni tha mi deanamh; is léir dha gach smuain tha mi ag altrum a'm' chridhe, agus bheir e gu cunntas mi air son gach focail a thig a mach á m' bheul, agus gach gnìomh a nithear leam. O gu'n cumadh Dia féin a'm' chuimhne nach urrainn mi ni air bith fholach uaith,—nach 'eil e 'n comas domh gnìomh air bith a dheanamh nach faic e, agus nach éirich smuain dìomhair a'm' chridhe nach aithne dha, agus nach sgriobh e sìos ann an leabhar a chuimhne.

---

(B.) Ma chi thu neach air bith a' goid, no ri mionnaibh, no a' briseadh là na Sàbaid, is còir dhuit a choluadar a sheachnadh le t' uile dhìchioll. Na biodh fuath agad da, oir cha'n 'eil e ceart gu'm biodh fuath agad do neach air bith: Ach nochd le do ghiùlan gu bheil fuath agad d'a shlighe mar an t-slighe sin a bheir duine gu bròn agus truaighe. Cha'n fheud thu bhi 'g imeachd no a' cluich maille ri neach mar so, air eagal gu'n teagaisg e thu bhi dlùth air co olc ris féin. Ach air an làimh eile, cum coluadar ris a' chloinn sin nach labhair droch fhocal, agus nach dean droch ghnìomh; riusan air am bheil eagal Dé, agus a ta ùmhal d'a lagh. Cuiridh iad deadh eisempleir romhad, agus bheir iad thu gu h-urram agus meas.

---

(C.) Tha an sean-fhocal ag ràdh, "Inns domh do chompanaich, agus innsidh mise

a chaidh earbsadh ris? Chunnaic mi òigh mhaiseach a' gabhail seachad; bha a trusgan geal mar shneachdadh. (M.) *T.d.* 43.

31. Shuidhich an righ pàilliunnan a lùchairtean eadar na cuantan. Thuirling teine agus pronnusg air bailtibh Shodoim agus Ghomorah. Ghabh iad tàmh an teas an là fo na crannaibh daraich, agus crithich, agus cuilinn, a chionn gu'n robh an sgàile taitneach. Bha an àmhuinn air a teasachadh leis an fhuineadair, agus thaoisinn fear-oibreachaidh na taoise chum aran a dheanamh deas do'n t-sluagh. Tha a cheathairne ri creach agus ri spùinneadh sa mhachair. Dh'fhàs ionntagach agus droighionn suas far am b'àbhuist pailteas feoir agus arbhair bhi cinneachduinn. Gheibh thu pailteas do'n iteotha ann an claisibh na macharach. Bheir Dia luigheachd do'n aingidh a réir gniomhara a làmh.

32. Bhuin iad na cuileanan o'n leòmhan bhoirionn. Chaidh roth a' charbaid thairis air. Bha am moll air fhuadachadh leis an iomghaoith. Tha an fhionain air tiormachadh suas, agus an crann-fige air seargadh; tha am pomgranat, an crann-pailme fòs, agus an crann-ubhail, eadhon uile chraobha na macharach air seargadh. Thàinig an samhradh, agus tha cluaintean an fhàsaich a' briseadh nios, agus craobhan na macharach a' teachd fo bhlàth. Tha na buailtean spréidhe an airc a chionn nach 'eil ionaltradh aca. Rinn iad claidhean

mhàthair, agus gu'n robh e ùmhal di anns gach ni a chuir i fa chomhair. " Smuainich mi féin sin," ars' an t-òganach, " fhad 's bu bheò i; ach a nis, 'nuair tha i marbh tha iomadh ni a' teachd a'm' chuimhne anns an do ghiùlain mi mi féin gu mi-chiatach d'a taobh; agus tha so 'gam fhàgail brònach air an uair, do bhrìgh nach urrainn domh nis a leasachadh.

---

(F.) Bha gille òg ann roimh so a ghabh mòr-thlachd bhi cluich le teinne, agus a dhiult an droch chleachd so a leigeil deth, ged fhuair e gu tric achmhasan air a shon. Air là àraidh, 'nuair chaidh a mhàthair a mach a cheannach ni éigin, shoillsich e bioran, agus air dha bhi 'g iomairt leis, ghlac 'eudach teine, agus las e suas mu'n cuairt da. Ghlaodh e gu h-àrd air son còmhnaidh, ach mu'n d'thàinig cabhar d'a ionnsuidh bha e air a losgadh co mòr 's gu'n d' fhuair e bàs beagan an déigh sin. Is còir d'a so clann òg a theagasg gun bhi cluich le teine;—ni a ta 'na sheirbhiseach maith, ach 'na dhroch mhaighstir; agus gun bhi eas-umhal do chomhairle am màthar, a ta gabhail mòr chùram mu'n timchioll.

---

(G.) Chunnaic mi gu'n d' thug thu beagan airgid do'n duine bhochd chum aran a cheannach d'a theaghlach. Rinn thu sin gu ro mhaith. Is còir do gach neach cabhair a

dheanamh air an fheumach a réir a chomais. Tha e ro chruaidh gu'm biodh neach air bith a dhìth arain 'nuair tha pailteas agad-sa agus beagan r'a sheachnadh. Cha bhi Dia réidh riusan nach dean maith do shluagh eile, agus nach cuidich leo 'nuair tha iad a dhìth bìdh agus eudaich. Ach gabhaidh e tlachd dhiubhsan a nochdas iochd do na bochdaibh, agus bheir e duais dhoibh, do bhrìgh gu bheil iad truacant agus seirceil do'n fheumach.

---

(H.) Tha Dia a' faicinn gach ni tha mi a' deanamh,—tha e a' cluinntinn gach ni a ta mi ag ràdh, agus a thuille air sin, is aithne dha gach smuain a ta a'm' chridhe. Feudaidh mi mòran fholach o dhaoinibh, ach cha'n urrainn mi ni air bith fholach o Dhia. 'Na shealladh-san tha dorchadas na h-oidhche cho soilleir ri solus an là. Is léir dha gach smuain tha gabhail tàmh a'm' chridhe; is cuimhne leis gach focal faoin a labhair mi, agus bheir e mi gu cunntas air son gach ni a rinn mi o'n thàinig mi dh' ionnsuidh an t-saoghail. Air an aobhar sin is còir dhomh gach ni gràineil a sheachnadh, agus gluasad gu cubhaidh anns gach cùis, air eagal gu'm bi Dia an corruich rium, agus gu'n sgrios e mi gu siorruidh.

---

(I.) Cumaidh clann mhaith an làmhan o gach olc; bithidh iad ùmhal d'am pàrantaibh; théid iad do'n sgoil 'na thrà, agus bheir iad

do Chruithear féin,—mar t'Athair nèamhaidh a ghairm thu gu bith, agus a thug dhuit gach sochar agus beannachadh tha thu a' sealbhachadh. 'S ann uaithe-san a thàinig do shlàinte, do neart, agus do reusan,—an anail tha thu a' tarruing, agus an solus tha toirt toil-inntinn do d' shùilibh,—an lòn a ta 'gad bheathachadh, an t-eudach a ta 'gad chòmhdachadh, agus an fhardoch a ta 'gad dhion agus a' toirt fasgaidh dhuit. 'S esan a dh'orduich dhuit curam do phàranta, agus caoimhneas do luchd-dàimh,—gach eòlas a chaidh dheònachadh dhuit air Dia agus air do Shlànuighear, gach fios a fhuair thu air do dhleasdnas, agus gach mothachadh a ta agad air nithibh spioradail agus siorruidh.

Cuimhnich gu bheil sùilean a' Charaid àluinn agus ghlòrmhoir so an còmhnuidh air an suidheachadh ort; gu bheil e ag amharc air gach gniomh tha thu a' coimhlionadh, air gach focal tha thu a' labhairt, agus air gach smuain tha 'g éirigh a'd' chridhe; agus a thuilleadh air sin gu'n toir e gu cunntas thu aig là a' bhreitheanais air son gach aoin diubh so. Uime sin cuimhnich gu bheil a làthaireachd a ghnàth mu d' thimchioll. Thigeadh t'urnuigh moch agus anmoch gu cos stòl a righ-chaithreach. Cleachd thu féin ri bhi 'g amharc air a chumhachd agus air a ghliocas ann an obair a' chruthachaidh. Naomhaich a shàbaid, agus coisrig gach mionaid do d' bheatha d'a sheirbhis. Bi

bheirear mach iad le eoin eile. An toiseach an t-samhraidh seallaidh i mu'n cuairt di air son nid a' ghealbhoin, no an uiseig, agus an uair a gheibh i an nead falamh, beiridh i ubh innte, agus fàgaidh i an sin e gun tuille cùram a ghabhail deth. Tha an t-eun do'm buin an nead a' gur air; agus 'nuair thig an t-àl a mach, tha a' chuag òg a' fàs suas, agus a' cur as do na h-eoin bhig eile, agus air an dòigh sin a' faotainn na nid, agus cùraim nam pàranta di féin gu h-iomlan. Le lagh nan Iudhach bha a' chuag air a meas neo-ghlan, agus air an aobhar sin bha e neo-laghail dhoibh a h-itheadh.

---

(L.) Bheir am bàs air falbh clann òg co maith ri seann sluagh; agus cha'n 'eil fhios aig aon cia cho luath 'sa thig crìoch air a làithibh. B'aithne dhomh nighean òg a fhuair bàs mun robh i dà bhliadhna dheug a dh'aois. Bha i an còmhnuidh a' gluasad ann an eagal an Tighearna. Shuidhich i a dòchas air fireantachd an t-Slànuighir, agus dh'fhàg si i féin gu h-iomlan an taice ris. Ghuidh i gu minic agus gu dùrachdach gu'n gleidheadh Dia i o gach olc, agus gu'n stiùradh e i le a spiorad naomh; gu'n tugadh e gràs agus neart di gu 'thoil a chur an gniomh, agus aig uair a bàis gu'n saoradh e i o eagal agus o eu-dòchas, agus gu'n gabhadh e a h-anam d'a ionnsuidh féin.

Fhuair a h-urnuigh éisdeachd; oir, ag teachd do'n bhàs am fagus di, cha robh eagal air bith oirre a thaobh a crannchur siorruidh. Ghabh i a cead d'a càirdibh, a bha gul agus a' caoidh air a son, leis na briathraibh so, " Na guilibh air mo shonsa, mo chàirde gràdhach, oir ged tha mi ann an trioblaid mhòr a thaobh mo chuirp, tha Dia maille rium, agus tha a spiorad 'gam neartachadh agus 'gam chumail suas. Cha dìobair e mi 'nuair tha mi triall tre ghleann sgàile a' bhàis, agus ged tha a làmh trom orm air an àm, cha mhair an spairn agus an cruaidh-ghleachd so ach goirid. Ged tha'n t-slighe air am bheil mi siubhal da rìreadh cumhann, tha i air a deanamh réidh dhomh tre ghràdh mo Shlànuighir; agus ged leigear mo cholainn san duslach, tha fhios agam gu bheil m'fhear-saoraidh beò, agus ann am fheòil gu'm faic mi Dia."

Sa' bheachd aoibhneach so ghabh i a cead d'a càirdibh, agus dhùin i a sùilean ann an codal a' bhàis, a' guidhe le a briathraibh deireannach gu'n gabhadh Criosd a h-anam d'a ionnsuidh féin. O gu'm biodh clann òg uile cosmhuil ris an nighean so; gu'n deanadh iad urnuigh ri Dia moch agus anmoch, agus gu'm fàgadh siad iad féin gu h-iomlan air cùram an Slànuighir. An sin bhiodh am bàs 'na dhol a mach dhoibh o thrioblaidibh an t-saoghail so, agus bhiodh aingle naomha a' feitheamh orra chum an anama a ghiulan gu sonas siorruidh.

(M.) MU STRI LAGHAIL.

A mhic mo rùin, bi dìchiollach san inbhe agus san dreuchd a chaidh shonrachadh dhuit leis an Ti a's àirde. Tog thu féin o'n duslach as an deach do dhealbh, agus thoir oidhearp air beartan cliùiteach a chur an gnìomh Seall air a' chraoibh a tha sgaoileadh a mach a meanglain chum nan nèamh; cha robh innte air tùs ach freumh mhaoth a bha air a crathadh leis a' ghaoith, agus air a luasgadh leis an doinionn. Amhairc a nis air a h-àirde, agus fòghlum a bhi dìchiollach anns a' ghairm san do ghairmeadh thu, chum gu'm fàs thu mòr, agus gu'n tig thu gu cliù agus urram. Tog thu féin gu staid àird agus dean dìchioll a bhi os ceann do chompanaich ann an gliocas, an subhailceas, agus an deadh-bheusan.

Gidheadh thoir fa'near nach gabh thu farm ad ris a' mhuinntir a bhios ni's cliùitiche agus ni's urramaiche na thu féin, agus nach bi tnù a'd' chridhe an aghaidh a' chompanaich a dh' fhàgas thu sa chò-ruidh. An àite sin builich gu ceart na ceudfaithean a thug Dia dhuit; gnàthaich cumhachdan t'inntinn air nithibh cliùiteach agus ionmholta; agus dean strì riusan a mhàin tha gluasad ann an eagal agus ann an seirbhis an Tighearna. Na cuir ceap-tuislidh 'na rathad-san tha comhstri riut; na cuir grabadh air 'nuair tha e buadhachadh ort; ach thoir oidhearp an còmhnuidh bhi co-ionnan ris ann an cliù, agus a bhi os a cheann ann an gnìomh-

araibh caoimhneis agus seirc;—ann an òirdheirceas cainnte, agus ann an truacantas cridhe.

Le strì laghail agus urramach tha spiorad an duine air àrdachadh; agus 'nuair tha miann a chridhe subhailceach, éiridh e gu meas san t-saoghal so, a dh' ain-deoin gach feall agus fòirneart a nithear air. Cosmhuil ri ùr-chrann uaine a ta air a shuidheachadh ri taobh nan uisgeacha, fàsaidh e suas ann an neart agus ann an cliù; sgaoilidh e a fhreumhan mu'n cuairt da, agus ann an àm iomchuidh gìulainidh e mòr-thoradh. Mar an iolair anns an iarmailt togaidh e a shùilean an àird, agus suidhichidh e iad air cuspairibh glòrmhor. Cumaidh e eisempleir dheadh-dhaoine an còmhnuidh 'na bheachd, agus leanaidh e air an ceumannaibh. Dealbhaidh e nithe mòra, agus coimhlionaidh e iad. Ni e gairdeachas ann an oibribh a làmh, agus giùlainear 'ainm gus na linnibh ri teachd le mòr-chliu agus urram.

Ach air an làimh eile, tha cridhe an duine fharmadaich làn domblais agus seirbhe; tha nimh na nathrach a' gabhail còmhnuidh air a gheangaidh, agus tha soirbheachadh a choimhcarsnaich 'na chràdh sùla agus 'na dhoilgheas inntinn dha. Bithidh e a ghnàth ri monmhor agus duarman, agus an uair a bhios e mi-thoilichte le 'chrannchur féin, agus a bhios a chridhe a' miannachadh nithe nach buin da, tilgidh soirbheachadh, agus toil-inntinn a choimh-

earsnaich ann am fiabhrus e. Ithidh fuath agus mi-rùn suas 'innidh, agus fàgaidh iad e gun fhois a là agus a dh'oidhche. Tha e an dùil gu bheil sluagh eile a dh'easbhuidh seirc, do bhrìgh nach 'eil mothachadh aige do sheirc 'na chridhe féin. Cùl-chàinidh e iadsan a bheir barrachd air, agus bheir e droch bharail seachad air gach ni tha iad a' deanamh. Air an aobhar sin bithidh e as eugmhais sonais agus cliù, agus thig e mu dheireadh gu bochdainn agus truaighe.

---

(N.) Tharruing na h-Eiphitich dealbh na *h-Aimsir* le tri chinn. An ceud cheann, eadhon ceann maduidh-alluidh ghionaich, le beul fosgailte, air son na h-Aimsir a chaidh seachad; do bhrìgh gu'n d'ith an Aimsir sin suas cuimhne gach ni a chaidh dheanamh fo'n ghréin, agus nach toir i tuilleadh air ais na làithean agus an cothrom a mhi-ghnàthaich mac an duine. An dara ceann, eadhon ceann leòmhain air a chrùnadh, air son na h-Aimsir a ta làthair; do bhrìgh gu bheil uachdaranachd aig an Aimsir sin air na h-uile ghnìomharaibh, agus gur e deadh bhuil a thoirt aisde bheir buaidh do'n duine, agus a chrùnas e le h-urram agus le glòir. An treas ceann, eadhon ceann madaidh chealgaich, a' sodal air son na h-Aimsir ri teachd; do bhrìgh gu bheil i a' beathachadh cuid do dhaoinibh le dòchas mealltach,—g'an luasgadh thairis gu codal cealgach le a miodal; agus fadheoidh

g'an tarruing gu bochdainn agus truaighe.

Tha na samhluidhean so gu soilleir a' ciallachadh nach tig an Aimsir a chaidh seachad tuille air a h-ais, agus nach faighear gu sìorruidh greim air a' chothrom a chaidh aon uair a chall: nach 'eil san Aimsir ri teachd ach ni neo-chinnteach, agus nach 'eil san dòchas tha i ag altrum ach dòchas faoin agus mealltach; agus air an aobhar sin gur e dleasdanas gach neach deadh bhuil a thoirt as an Aimsir a ta làthair, agus na mionaidean tha iad a' sealbhachadh a ghnàthachadh chum leas an anama,—do bhrìgh nach 'eil còir aca air mionaid roimh no an déigh sin, agus "nach eil obair no innleachd, eòlas no gliocas san uaigh chum am bheil iad uile triall."

---

(O.) B'urrainn duine diadhaidh àraidh a ràdh 'nuair a bha e aosda, "Rinn mi seirbhis do Chriosd o cheann iomadh bliadhna, agus gu ruige so bhuin e gu caoimhneil rium, agus cha do leig e uireasbhuidh no dìth orm." Tha gach ni a ta fo'n ghréin buailteach do chaochladh. Ni beartas sgiathan da féin 'nuair nach eil dùil againn ris, agus mar fhaileas no mar sgàile na h-oidhche siùbhlaidh e gu grad air falbh. Tréigidh cairdean duine e gu minic na airc agus 'na thrioblaid; ni an saoghal tàir agus dìmeas air an duine bhochd; ach esan a chuireas a dhòchas ann an Dia, cha'n fhàg agus cha tréig se e a chaoidh.

Am bheil ni air bith ma ta ni's amadaiche na bhi suidheachadh ar n-aigne air nithibh talmhaidh a ta neo-mhaireann 'nan nàdur; no ni air bith ni's mealltaiche na bhi 'g iarraidh ar cuibhrionn am measg nan nithe sin a ta air an comharachadh le laigsinn agus diomhanas? Ged shoirbhich an saoghal so leinn car tamuill bhig, agus ged fhàs sinn mòr ann an saoibhreas, agus ann am maoin, cha'n 'eil gealladh againn gu'n sealbhaich sinn iad car aon mhionaid; ach esan a ghluaiseas a réir toil a Shlànuighir, gheibh e sìth cogais san t-saoghal so, agus crùn a mhaireas gu sìorruidh san t-saoghal ri teachd.

---

(P.) Tha cridhe na h-òige cealgach, a ceumanna sleamhainn, agus do bhrìgh gu bheil i a dh' easbhuidh gliocais, tha i ealamh air tuiteam ann an iomadh gàbhadh agus cunnart. Cha chreid sluagh òg nach 'eil iad féin glic, agus comasach air an ceumanna a stiùradh. Tha an cridhe air a thogail suas le dòchas, agus tha iad a' sealltuinn air gach ni o'n taobh is soilleire agus is maisiche 'nam beachd féin. Cha'n iongnadh ma ta ged tha iad gu minic mearachdach 'nam barail, agus ged tha iad gu minic a' tuiteam am buaireadh agus an olc. As eugmhais Dhé 'na fhear-stiùraidh dhoibh, agus as eugmhais eòlais air a thoil naoimh agus ghlòrmhoir, feumaidh iad bhi air an tonn-luasgadh a null agus a nall le'n aignibh neo-shuidhichte.

Agus do bhrìgh nach 'eil iad an còmhnuidh a' leigeil an taice ris-san a ta a mhàin comasach air an cumail suas, agus do bhrìgh nach 'eil toil aca, ann an àrdan an inntinn, bhi ùmhal dhasan a chruthaich iad, tha e 'gam fàgail 'nan creich do aineolas agus do dhoille inntinn. Uime sin is còir do gach òganach guidhe gu dùrachdach air Dia gu'n tèarnadh se e o gach barail fhaoin agus chealgaich mu thimchioll a neirt féin; gu'n stiùradh se e air an t-slighe tha treòrachadh chum sonais shìorruidh, agus gu'n tugadh e gràs agus comhfhurtachd dha ann an là a thrioblaid g'a neartachadh agus g'a chumail suas.

---

(Q.) Is còir do gach neach là na sàbaid a naomhachadh, agus a bhi bunailteach 'na fhritheàladh do'n Eaglais. Gun teagamh tha e fìor nach 'eil gach neach tha cùramach mu dhol do'n Eaglais an còmhnuidh maith ; ach tha e fìor mar an ceudna gu bheil iadsan tha fuireach air an ais o'n Eaglais am bitheanta olc agus mi-dhiadhaidh. Cha'n 'eil so 'na aobhar iongantais; oir dh'orduich Dia dhuinn seirbhis a dheanamh dha 'na thigh-aoraidh, agus ma bhitheas sinn eas-umhal da sa' chùis so, bithidh sinn eas-umhal da anns gach ni eile tha e 'g orduchadh dhuinn, 'nuair a thig buaireadh làidir 'nar rathad. Agus a thuille air sin 'se a' chrioch a ta againn san amharc, le bhi dol do'n Eaglais, eòlas fhaotainn air ar dleasdanas do Dhia agus dhuinn

féin, chum gu'm bi ar n-inntinn air a daingneachadh an aghaidh buairidh agus uilc an t-saoghail so, agus gu'm bi ar ceumanna air an stiùradh san t-slighe tha treòrachadh a dh'ionnsuidh beatha. Air an aobhar sin thig a' mhuinntir tha mi-naomhachadh là na Sàbaid, agus tha a' diùltadh teachd cruinn an ceann a chéile gu aoradh a thoirt do Dhia, fadheoidh gu bochdainn agus léir-sgrios.

## AN DARA EARRANN.

1. Is duine glic esan a rannsaicheas a mach cùis. Fhuair e ionmhas fo'n talamh. Bha an t-airgiod folaichte aig an cùl an duirn. Chuir e slabhraidh òir m'a mhuineal. Cha'n aithne dhomh neach a ghabhas coimeas ris. Bha an t-òganach innleachdach. Giorraichear làithean nan aingidh air thalamh. Tha am meas so taitneach do'n t-sùil. Is còir teanga bheumnach a sheachnadh. Thàinig an t-uisge nuas 'na shruthannaibh brais. Bithidh an droch dhuine air fhuathachadh leis gach neach.

2. Na cronuich neach air bith ann an corruich. Is droch clann iadsan a ni fochaid air an athair, agus nach toir ùmhlachd d'am màthair. Ni làmh nan dìchiollach beartach. Chaidh a' chlann air seacharan leis a' cheò. Oibrichidh na

h-eich o mhaduinn gu feasgar. Na tréig agus na diobair am bochd 'nuair tha e 'g iarraidh còmhnaidh uait. Tha amaideachd ceangailte ann an cridhe leinibh; ach fògraidh an t-slat air falbh e.

3. Cha'n àill le amadan dealachadh ri amaideachd. Tha sealladh uaibhreach 'na ghràineileachd do'n Tighearn. Biodh agad meidhean cothromach, agus tomhaisean ceart. Cha'n 'eil an t-amadan a' socrachadh a chridhe air gliocas. Esan a dhealbhas breugan thig e gu nàire. Seachainn aimhreit agus iarr sìth. Treòraichidh slighe an fhìrein a dh' ionnsuidh beatha. Cha choidil an t-aingidh mur dean e olc. Tha deadh bheusan ro luachmhor. Na miannaich cuid do choimhearsnaich. Beartaich do charbad, agus lean air a thòir. Bha cuideachd mhòr aig a' bhanais.

4. Tha fireantachd an àite-còmhnuidh nan ionracan. Foillsich dhomh brìgh nan nithe a chuala mi. Cha nàraichear duine fireanach am feasd. Tha gnothuch cudthromach agam riut. Coimhlion an ni a gheall thu dhomh. Ardaichidh gliocas duine. Tha e iriosal 'na inntinn, agus air an aobhar sin tha e measail. Tha do bhràthair ag éigheach a'd' dhéigh. Meudaichidh an duine a ta cùramach a stòras. Tha an t-òganach sgiamhach. Cha ghluaisear am firean gu bràth. Cha duine seasmhach duine breugach. Thig bochdainn agus nàire airsan a leanas aingidheachd.

5. Na bi a'd' chompanach aig luchd fanoid Tha a' chraobh fallain. Dùisgidh duine feargach suas aimhreit. Atharraich do chos o thigh do choimhearsnaich. Rinn e gairdeachas 'na chridhe. Ni deadh uachdaran ceartas agus breitheanas do gach neach. Bha iota mhòr orm. Shlànuich a' chreuchd, agus dh' fhàs an duine làidir. Tha iomadh eascaraid aig mac an duine. Fuasgail an t-each. Thoir comhfhurtachd do'n bhochd, agus nochd tròcair dhoibhsan a ta an trioblaid. Bi cinnteach gu bheil an ceartas agad. Sìn dhomh cupan do'n uisge. Tha na gabhair ag ionaltradh air na cluainibh. Teasairg an duine bochd, agus an dìlleachdan. Na sàruich neach air bith.

6. Tha an Tighearn gràsmhor agus truacant; ni e iochd orrasan a chuireas an dòigh ann. Thig caoimhneas o bhillibh nam firean. Tha an duine a dh' fheuch mi dhuit an so euslainteach. Thog e bùth dha féin, agus ghabh e còmhnuidh ann. Rannsaich do chridhe gu minic, agus ma tha smuainte olc a' gabhail còmhnuidh ann, guidh air Dia gu'n tugadh e dhuit còmhnadh a spioraid a smachdachadh truaillidheachd t'aigne, agus 'gad ghleidheadh o gach gàbhadh a dh'fheudas tachairt duit.

---

AN IOLAIR.

Am measg eunlaith an adhair cha'n 'eil a h-aon cho làidir agus cho garg ris an iolair. Ni i a nead ann an sgeiribh àrd-chreagan, fad

o àite-comhnuidh dhaoine; agus an uair a bheir i a mac a h-àl, altrumadh i iad le pailteas do shithionn. Marbhaidh i cearcan-fraoich, agus uain, agus air uairibh caoraich air an son, agus cha leig i dìth ni air bith orra gus am fàs iad làidir agus comasach gu solar air an son féin. Mairidh an iolair beò gus am bi i dlùth air dà cheud bliadhna. Tha seòl aice air a cloimh a thilgeil 'nuair tha i fàs trom agus mall, agus air an dòigh so tha i 'ga neartachadh féin mar gu'm pilleadh a h-òige a rìs. 'Se so tha an Salmadair a' ciallachadh 'nuair tha e 'g ràdh "Gu'n sàsuich maitheas an Tighearn beul an duine, air chor is gu'n ath-nuadhaichear 'òige mar òige na h-iolaire."

---

## MU CHREIDIMH ABRAHAIM.

Chum creidimh Abrahaim a dhearbhadh, dh' orduich Dia dha a mhac Isaac a ghabhail, agus a thoirt suas mar ìobairt-loisgte ann an tìr Mhoriah. Ged bha gràdh mòr aig Abraham d'a mhac, agus ged bha e ro-dhoilich a làmh a thogail 'na aghaidh, cha do chum so e o bhi umhal do thoil Dé. Chaidh e dh' ionnsuidh an àite a dh'orduich Dia dha, agus thug e leis fiodh agus teine chum Isaac a thoirt suas mar ìobairt-loisgte; ach an uair a cheangail e a mhac air an altair, agus a shìn e mach a làmh g'a mharbhadh, ghlaodh aingeal an Tighearn ris, "Na dean cron air a' ghille, oir tha mi fiosrach gu bheil eagal Dé ort, do

bhrìgh nach do chum thu do mhac, eadhon t'aon mhac, uamsa." Thig iomadh ni 'na crannchur san t-saoghal so a chuireas ar creidimh gu dearbhadh cruaidh, ach iadsan a shuidhicheas an dòchas air freasdal Dé, mar a rinn Abraham, saoraidh e iad anns gach cruaidh-chàs, agus bheir e air an trioblaidibh, nach mair ach seallain, oibreachadh fadheoidh chum maith an anama neò-bhàsmhor.

---

NA SEILLEINEAN.

Tha tri seòrsa sheilleinean a' gabhail còmhnuidh anns gach sgeap; 'siad sin na seilleinean òga; na seilleinean dìomhain, agus a' bhan-righ. Rè an t-samhraidh tha na seilleinean òga ro-ghnìomhach, a' deanamh suas *chìrean*, agus 'gan lionadh le mil; ach tha na seilleinean dìomhain a' fantuinn an còmhnuidh san sgeap, agus ag òl na meala a ta a' chuid eile a' tional. Aig deireadh an t-samhraidh, 'nuair a ta a' chìr-mheala làn, agus an obair thairis, tha na seilleinean dìomhain air an tilgeadh a mach le cach o'n sgeap, agus air am marbhadh, no air am fàgail gu bàsachadh le fuachd agus le gorta.

Tha ban-righ anns gach sgeap, a' riaghladh agus a' cumail orduigh am measg nan seilleinean. Cha leum sgeap mur falbh i air an ceann, agus ma gheibh i bàs fàsaidh iad mall 'nan obair, agus théid iad ma dheireadh gu neo-ni. Oibrichidh an seillein gu dìchiollach

air feadh an t-samhraidh chum gu'm bi pailteas aig air feadh a' gheamhraidh: Agus nach còir d'a so gach leisgean a theagasg, gu bheil e mar fhiachaibh air dìchioll a dheanamh air son na beatha a ta làthair, 'nuair tha e òg agus comasach air so a dheanamh?

---

AN DILE.

'Nuair a dh'fhàs an cinne-daoine ro aingidh, bha corruich air Dia riu, agus thubhairt e gu'n sgriosadh e iad bhàrr aghaidh na talmhainn. Chum so a dheanamh dh' fhosgail e tuil-dhorsa nan nèamh agus dhòirt e uisge a nuas air an talamh, gus an d' éirich an dìle gu h-àrd os ceann nam beann. Leis an dìle so dh' eug gach uile fheòil a bha gluasad air an talamh, saor o Noah agus a theaghlach. Bha iadsan air an tèarnadh san àirc a thog ad, do bhrìgh gu'n robh gràdh aig Dia dhoibh; agus maille riu dithis do gach seòrsa do uile bheathaichibh na talmhainn.

An déigh do Noah bhi dà fhichead là san àirc, chuir e mach an columan a dh' fheuchainn an do thraogh an dìle; agus co luath 'sa thuig e gu'n robh an talamh tioram, chaidh e féin agus a theaghlach a mach as an àirc, agus thog iad altair do Dhia, agus rinn iad aoradh dha. Tha an eachdraidh so a' nochdadh dhuinn gu'n toir Dia air uairibh na h-aingidh gu breitheanas san t-saoghal a ta làthair; agus aig an àm cheudna gu'm bi a fhreasdal

cairdeil mu thimchioll a shluaigh féin, agus gu'n gléidh e tearuinte iad, mar a ghléidh e Noah, am measg gach tuiteamas tha tachairt mu'n cuairt doibh.

---

MU THIMCHIOLL NAOMI.

Ann an làithibh nam breitheamhna, air bhi do ghorta mhòr ann an tìr Iudea, chaidh Naomi agus a fear agus a dithis mhac air chuairt gu tìr Mhoaib. Am feadh a bha iad a chòmhnuidh san àite sin fhuair teaghlach Naomi bàs, agus dh' fhàgadh a' bhean as eugmhais a dithis mhac agus as eugmhais a fir. Beagan làithean an déigh so, chual Naomi gu'n d'amhairc Dia air a shluagh Israel le aran a thoirt doibh; uime sin chaidh i mach as an àite san robh i, agus a dà bhan chliamhuin, Orpah agus Rut, maille rithe, agus dh'imich iad air an t-slighe gu dol air ais do thìr Iudah.

Ach thubhairt Naomi ri dà bhan chliamhuin iad a philltinn gu tigh am màthar, do bhrìgh gun deach làmh an Tighearn a mach 'na h-aghaidh, agus gu'n d' thàinig sgrios air gach ni a shealbhaich i. Phill Orpah, ach dhlùth-lean cridhe Rut r'a màthair-chéile, agus thubhairt i rithe " Na h-iarr orm t'fhàgail no pilltinn o bhi 'gad leantuinn: oir ge b'e taobh a théid thusa, théid mise; agus far an gabh thusa tàmh, gabhaidh mise tàmh: is e do shluagh-sa mo shluagh-sa, agus do Dhia-sa mo Dhia-sa. Far am faigh thusa bàs gheibh

mise bàs, agus an sin adhlaicear mi. Gu'n deanadh an Tighearna mar sin ormsa, agus tuille mar an ceudna ma chuireas ach am bàs dealachadh eadar mise agus thusa."

---

### AM FITHEACH.

Tha am fitheach 'na eun làidir agus garg: 'Se is àite-còmhnuidh dha àrd-mhonadh, far am bheil pailteas do eunlaith agus do spréidh g'a chumail suas. Cosmhuil ris an iolair tha am fitheach a' teachd beò air eoin bheaga, air uain, agus, feadh a' gheamhraidh, air cairbh bheathaichean tha faotainn bàis le plàigh, le fuachd, no le gorta. 'Se an t-sùil a' cheud ni air am bheil am fitheach a' toirt ionnsuidh 'nuair tha e 'g iarraidh cobhartaich; agus tha e gu minic a' dalladh chaorach le a sgiathaibh, agus an sin a' spìonadh a mach an sùilean, agus 'gam marbhadh. Bha an cleachd so aig Solamh 'na bheachd, 'nuair a thubhairt e, " An t-sùil a ni magadh air athair, agus a ni tarcuis air umhlachd d'a mhàthair spìonaidh fithich a' ghlinne mach i, agus ithidh na h-iolairean òga suas i."

---

### MU BHREUGAIBH.

An ti a ni olc pillidh e air a cheann féin, agus esan a thréigeas an fhirinn, cha toir neach air bith creideas da. Bha e 'na chleachd aig òganach a bha 'g ionaltradh treud 'athar sa' mhachair bhi 'g éigheadh gu h-àrd gu'n robh madadh-alluidh am measg nan caorach. Bha

e deanamh so air son spòrs da féin, agus 'nuair a chruinnicheadh na seirbhisich le cabhaig g'a chòmhnadh, dheanadh e fanoid orra do bhrìgh gu'n do chreid iad e. Air là àraidh thachair e gu'n d'thàinig madadh-alluidh, agus gu'n d' thug e ionnsuidh air na caoraich; ach ge do ghlaodh an t-òganach gu àrd air son cabhair, agus ge do ruith e dhachaidh dh'ionnsuidh 'athar agus a bhràthar, cha d' thug aon diubh creideas da. Air an aobhar sin fhuair am madadh-alluidh a chead caor a mharbhadh, agus caor eile a ghiulan air falbh as an treud.

Thachair e thuille air sin, 'nuair a bha an t-òganach a' ruith air ais a dh'ionnsuidh nan caorach gu'n do thuit e, agus gu'n do bhris e a chos. Ghlaodh e ris gach neach a bha gabhail an rathaid cabhair a dheanamh air; ach cha d'thug aon neach creideas da, do bhrìgh gu'n robh e 'na chleachd aig bhi mealladh sluaigh air son spòrs dha féin, agus air an aobhar sin sheachainn iad an t-àite san robh e 'na luidhe. Chunnaic agus mhothaich e nis an t-olc a thug e air féin le 'dhroch sheòl; agus an uair a bha e ann an cràdh mòr, agus a' gul gu goirt, thug e bòid nach cluinneadh neach tuille e a' labhairt bhreug.

Aig tràth feasgair, 'nuair nach robh e teachd dhachaidh leis an treud, chaidh 'athair a mach dh' fhaicinn ciod a thachair dha, agus fhuair se e 'na luidhe aig bun cnoic, agus a chos briste. Dh'aidich an t-òganach gu'n robh e

ro-dhoilich air son a sheòlanna seachranach, agus gheall e, nan tugadh 'athair maitheanas da an aon uair so, nach tigeadh breug tuille a mach á bheul. Ghiulain 'athair dhachaidh e, agus thug e maitheanas dha, a chionn gu'n do ghabh e aithreachas. Ach thubhairt e ris, Feumaidh tu maitheanas iarruidh o Dhia, an aghaidh an do pheacaich thu gu mòr, agus guidhe air gu'n gleidheadh e thu o olc san àm ri teachd. Rinn an t-ògannach a réir na h-àithne so, agus le gràs Dé, agus le giulan ciatach agus ceart, thug se e féin gu creideas a rìs, agus bha gràdh aig gach neach dha.

---

## AN TRAILL.

Chaidh òganach, a bha 'na thràill aig fear-fearainn, ann an Innsibh na h-aird-an-iar, air là àraidh a dh'éisdeachd searmoin, agus air dha fios fhaotainn mu thimchioll an t-Slànuighir, agus éifeachd na h-ìobairt a thug e seachad air son pheacanna a' chinne-daoine, chreid e ann, agus dh' fhàs e 'na fhior-chriosduidh. Chunnaic a mhaighstir so; agus do bhrìgh nach robh tlachd air bith aig féin do dhiadhachd, dh'orduich e dha gun bhi tuilleadh a' dol a dh'éisdeachd an t-searmonaiche. Ach dh'iunnsaich an t-òganach o'n Bhiobul gu'm b'e a dhleasdanas Dia a thoileachadh, agus cha'n e duine; agus uime sin chunnaic e gu'n robh e mar fhiachaibh air a mhaighstir a dhiùltadh sa' chùis so. Chual a mhaighstir so, agus air dha an t-òganach a ghairm

'na làthair, labhair e gu coimheach ris, ag dh'orduich e a bhualadh le cùig buillibh fichead Air do'n òganach na buillean fhulang, dh' fheòraich a mhaighstir dheth, ag ràdh, " Ciod is urrainn Criosd a dheanamh air do shon a nis?" " Tha e g'a mo neartachadh gu so a ghiulan le foighidin," thubhairt an tràill truagh. " Thugaibh cùig buille fichead eile dha," thubhairt am maighstir neo-sheirceil r'a sheirbhisich. Chaidh so a dheanamh: " Agus ciod is urrainn Criosd a dheanamh air do shon a nis?" dh' fheòraich an droch dhuine so dheth? " Tha e 'gam threòrachadh gu sealltuinn air son duais agus fois o thrioblaidibh na beatha so an taobh thall do'n uaigh," ars' an t-òganach bochd. An sin dh' orduich am maighstir neo-thruacant so cùig buille fichead eile a thoirt da; agus an uair a bha e ag éisdeachd r'a osnaich agus r'a acain, agus 'ga fhaicinn a' fàs fann a dhìth fola, dh' fheòraich e dheth, ag ràdh, " Ciod is urrainn Criosd a dheanamh air do shon a nis?" Fhreagair an t-òganach e gu ciùin agus thubhairt e ris, " Tha e 'gam chuideachadh gu urnuigh a dheanamh air do shon-sa, agus gu guidhe gu'm bitheadh Dia tròcaireach dhuit air son do pheacanna;" agus air dha na focail so a labhairt fhuair e bàs.

Tha tràilleileachd 'na ni ro ghràineil, agus a' dol gu fad an aghaidh còir-bhreith a' chinnedaoine. Chruthaich Dia an duine air tùs ann an staid àrd agus inbheach; dh' fhàg se e gu

saorsa a thoil' féin, agus thug e dha uachdaranachd os ceann uile oibre a làmh. Air an aobhar sin tha gach neach a ta ga thoirt am braighdeanas, agus a ta ga dheanamh 'na thràill d'a thoil féin, agus ga sgiùrsadh le buillibh gach uair a bhios e ann an corruich ris, a' dol an aghaidh lagh naduir an duine, agus a' cruadhachadh a chridhe féin an aghaidh seirceileachd agus caoimhneas. A thuilleadh air sin, tha e gu minic a' mi-ghnàthachadh na còire mi-laghail a fhuair e. Tha e fàgail beatha an t-sluaigh a ta fuidhe searbh, agus air uairibh g'an sgiùrsadh gu bàs, mar a rinn maighstir an òganaich air an robh sinn a' labhairt. Uime sin tha e mar fhiachaibh air gach neach oidhearp a thoirt, agus dichioll a dheanamh, gu crioch a chur air daorsa am measg a' chinne-daoine.

---

AN T-OGANACH AN-IOCHDMHOR.

Tha an t-òganach ris an robh thu còmhradh an dè a' gabhail mòr-thlachd ann an gnìomharaibh borb agus olc. Ni e gach ni is urrainn da chum inntinn sheirceil agus aignean caoimhneil a chràdh. 'Nuair a bhios e ri cluich maille r'a chompanaich, dealbhaidh e gach ni a ta 'na chomas chum strì agus aimhreit a dhùsgadh suas eatorra, agus cha ghabh e fois mur cuir e crìoch air an cairdeas agus air an spòrs. The e a ghnàth a' buaireadh agus a' cur dragha air a' mhuinntir a's òige na e féin, agus tha e gabhail

tlachd 'nuair a chi e iad a' dol air seacharan, agus a' tuiteam ann an olc. Ni e spìd air sluagh bochd, agus tha am bodhar agus an dall 'nan aobhar spòrs da an còmhnuidh.

A nis, mo leanabh gràdhach, cha'n 'eil mi ag innseadh so dhuit chum gu'n gabhadh tu fuath dheth; oir cha'n 'eil e ceart duinn fuath a thoirt do neach air bith, eadhon dhasan a ta gabhail tlachd ann an truaigh muinntir eile. Ach tha mi a' nochdadh cia cho borb 'sa ta e, chum gu'n gabhadh tu rabhadh o a dheanadas, agus gu'n seachnadh tu a choluadar. Uime sin tha mi guidhe ort fantuinn uaith gus am maothaich Dia a chridhe gu seirc agus gu giulan ceart; agus iarr an còmhnuidh gu'n tugadh an Tighearn duit féin cridhe maoth agus iochdmhor, agus gu'n cumadh e thu o thuiteam am buaireadh agus an olc. Biodh an gràdh sin agad nach oibrich olc do neach air bith: Lean eisempleir an t-Slànuighir, a bha a ghnàth dol mu'n cuairt a' deanamh maith. Nochd iochd do'n truaghan agus do'n fheumach, agus bheir t' Athair gràsmhor nèamhaidh, a chi an uaignidheas, duais dhuit gu follaiseach.

---

NA SEANGAIN AGUS NA CUILEAGAN.

Ann an oisinn gàraidh tuathanaich bha dùn sheangan. Air feadh an t-samhraidh bha iad ro-dhichiollach o mhoch gu h-anmoch, a' tarruing bìdh a dh' ionnsuidh an dùnain. Dlùth dhoibh bha leabadh phlùrain far am bu ghnàth-

ach le àireamh mhòr do chuileagaibh bhi ri cluich agus ri mire, 'nuair a bhi iad ag itealaich o aon diubh gu h-aon eile. Bha mac aig an tuathanach a chleachd bhi toirt fa'near giulan nan creutairean so. Bha iongantas air gu'n robh dealachadh co mòr eadar an dòigh anns an robh na seangain agus na cuileagan a' teachd beò; agus air dha bhi ro òg agus air bheag eòlais, labhair e aon là ri 'athair air an dòigh so, "Am feud creutair air bith bhi cho baoth ris na seanganaibh so? Rè an là tha iad ag oibreachadh gu goirt, an àite bhi ri cluich agus a' gabhail suaimhneis dhoibh féin mar na cuileagan, a ta, a réir coslais, ni's sona na creutair air bith eile fo'n ghréin.

Ann an ùine ghoirid an déigh dha so a labhairt, dh'fhàs an aimsir fuar. Is gann a bha a' ghrian a' dealradh air feadh an là, agus bha reodha agus fuachd an cois na h-oidhche. Air do'n òganach cheudna bhi 'g imeachd sa' ghàradh cha'n fhac e aon do na seanganaibh, ach chunnaic e na cuileagan 'nan luidhe an so agus an sud,—cuid diubh cheana marbh, agus cuid eile air ti bhi marbh. Air dha bhi teo-chridheach ghabh e truas do na cuileagaibh, agus dh' fheoraich e ciod bu dol do na seanganaibh a chunnaic e san àite cheudna. Fhreagair 'athair e, "Tha na cuileagan marbh, do bhrìgh gu'n robh iad gun chùram, agus nach do thaisg iad lòn doibh féin fa chomhair an fhuachd; ach tha na seangain, a bha dichioll-

ach air feadh an t-samhraidh, agus a thaisg suas lòn doibh féin fa chomhair airc, beò agus slàn, agus chi thu iad a rìs co luath 'sa thig aiteamh agus blàthas."

" A mhic, is còir dhuinn gliocas fhoghlum o chleachda nan creutairean so. Ma chaitheas sinn an t-earrach agus an samhradh ('se sin aimsir ar n-òige,) ann an cleasaibh faoin,—ma ruitheas sinn an déigh chuspairean diomhain, agus ma leigeas sinn seachad ar n-aimsir gun deadh bhuil a thoirt aisde, bithidh geamhradh ar sean aois gun urram agus gun chliu, agus bithidh crioch ar beatha brònach thar tomhas. Ach ma ni sinn strì ann an làithibh ar n-òige chum eòlas a ghabhail air Dia, agus ionmhas thasgaidh suas sna nèamhaibh, gheibh sinn sìth cogais agus dòchas diadhaidh a ghiulaineas suas sinn 'nar n-uile thrioblaid; agus fadheoidh bithidh àite air ulluchadh dhuinn san ionad ghlòrmhor sin far am bheil ar n-Athair nèamhaidh a' gabhail còmhnuidh ann an sònas siorruidh."

Thug an t-òganach deadh aire do na nithibh a thubhairt 'athair ris. Chunnaic e gu'm b'e 'dhleasdanas bhi ri saothair araon aig an tigh agus san sgoil. Bha tlachd aig bhi leughadh a leabhair, agus rinn e gu toileach gach ni a dh'iarr a pharantan air. Air dha bhi a ghnàth ri saothair laghail agus cheart, cha do thuit e ann am buaireadh no ann an olc mar a rinn a chompanaich dhiomhain. Mar a dh' fhàs e suas ann am meud, mar sin dh' fhàs e suas ann

an eòlas agus ann an deadh bheusaibh. Agus tre bheannachadh Dhé, anns an robh e gach uair a' cur a dhòchais, agus air son an robh e gach là ag urnuigh, fhuair e soirbheas agus meas san t-saoghal so. Bha a làithean fad, agus crioch a bheatha taitneach.

---

## AN SIONNACH.

Gheibhear an sionnach cha mhòr anns gach cearn do'n domhain. Buinidh e do'n aon seòrsa ris a' mhadadh. Tha a dhath donn, a bheul biorach, a chluasan àrd agus dìreach, agus 'earball fad, dosach, agus breac. Tha an *toll* sam bheil e a' gabhail còmhnuidh am bitheanta fo'n talamh no ann an sgeiribh chreag. Cha'n fhàg e a gharadh gu feasgar; agus an sin théid e mach air feadh nan coillteach agus an fhearainn air son cobhartaich, agus fanaidh e am muigh gu maduinn. 'Se is biadh dha a' mhaidheach, an coinean, cearcan agus eunlaith do gach seòrsa. Ithidh e mar an ceudna faimh, radain, agus luchaidh; agus tha e ro dheigheil air ùbhlaibh agus air gach gnè meas.

Ged tha an sionnach ro dhiùbhalach am measg eunlaith agus uan, tha e deanamh feum mòr le bhi cur as do iomadh creutair millteach agus gràineil. Ann an Sasunn, agus ann an iomadh àite eile do'n domhain, tha an sionnach a' toirt mor-shùgradh agus aighear do luchd-seilg. Tha na sealgairean a' marcachd 'na dhéigh, agus 'ga ruagadh le madaibh; ach is

tric a sgìthicheas e na coin, na h-eich, agus na Sealgairean; agus feudaidh e bith, an déigh dhoibh a leantuinn car leth-cheud mìle, gu'n toir e an car asda m'a dheireadh,—gu'n ruig e ionad folach éigin, agus gu'n tearuinn e a bheatha.

Tha an sionnach ro innleachdach chum breith air a chobhartach, agus chum a naimhdean a sheachnadh. Tha so co aithnichte do gach neach is gu'n abrar mar ghnàth-fhocal ri duine carach agus cuilbheartach, "Gu bheil e co seòlta ris an t-sionnach." 'S iomadh sgeul a dh' innsear mu thimchioll an t-sionnaich agus mu thimchioll nan innleachdan tha e gnàthachadh a mhealladh a naimhdean. Bha aon do na creutairibh so gu tric air a dhlùth-leantuinn le madaibh, ach chaidh e as a ghnàth le bhi ruith gu mullach creige corruich, far an robh àite-tuinidh aige; agus is minic a thachair e, 'nuair a bha na madaidh an dian-thòir air, gu'n deach iad thar a' charraig, agus gu'n do mharbhadh iad.

Le bhi gabhail beachd air an àite so, fhuair an luchd seilg a mach mu dheireadh gu'n robh garadh aig an t-sionnach ann am beul eudain na carraig, agus gu'n robh e a' greimeachadh le 'fhiaclaibh ri slait làidir a bha fàs aig taobh a thuill, agus air an dòigh so ga thilgeadh féin a steach ann. Ach tha innleachd an duine ni s mò na seòltachd an t-sionnaich. Ghearr na sealgairean an t-slat, agus chum an car a thoirt

as an t-sionnach, dh'fhàg iad i 'na seasamh far an robh i. An ath-uair a chaidh an sionnach a ruagadh, ruith e gu bile na carraig mar a b' abhaist da,—rug e air an t-slat 'na fhiaclaibh, ach ghéill i roimhe, agus thuit e sios car air char gu iochdar na carraig, agus air an dòigh so reubadh 'na bhloighdibh e.

Tha iomradh againn gu minic air an t-sionnach sna sgrioptuiribh. Le tri cheud diubh so chuir Samson teine ri arbhar nam Philisteach do bhrìgh gu'n d' rinn iad eucoir air. Ghoir ar Slànuighear sionnach do Herod a thug an ceann do Eoin Baiste, do bhrìgh gu'n robh e seòlta agus fuileachdach cosmhuil ris an t-sionnach: Agus tha e 'g iomradh ann an àit eile m'a thimchioll féin, "Gu'n robh tuill aig na sionnaich agus nid aig eoin an athair, ach nach robh aig mac an duine àite san cuireadh e a cheann fuidhe." Bha ionad-fasgaidh aig uile chreutairibh an domhain, 'nuair a bha esan a chruthaich gach ni, agus a bha a ghnàth dol mu'n cuairt a' deanamh maith, gun àite san gabhadh e tàmh.

---

### MU'N GHOBHLAN-GHAOITHE.

Tha an gobhlan-gaoithe a' teachd do'n dùthaich so aig toiseach an earraich, 'nuair tha an là a' fàs fad agus an aimsir blàth. Tha i a' deanamh suas a nid do chrè agus do àthaich; agus tha a nead am bitheanta air a togail ri cinn thighean, no ann an oisinn nan

uineaga. Siubhlaidh an gobhlan-gaoithe le mòr-luathas. Tha i a' glacadh chuileagan agus bheathaichean beag sgiathach eile, 'nuair tha i air iteig sna speuraibh, agus leo sin tha i 'ga beathachadh féin, agus a' beathachadh a h-àlaich.

Aig deireadh an fhogharaidh, 'nuair tha an là a' fàs goirid agus an aimsir fuar, tha na gobhlain-ghaoithe a' fàgail na dùthcha so. Beagan roimh dhoibh falbh cruinnichidh iad ann an àireamh mhòr air mullach thighean no àitean àrda eile, cuiridh iad an céill an rùn d'a chéile, agus air dòigh ro-iongantach ni iad deas air son an turuis do thìr fad air astar. Feudaidh sinn gliocas an Uile-chumhachdaich a thoirt fa'near sa' chùis so: 'nuair tha an geamhradh a' teachd dlùth oirnn tha na cuileagan a' bàsachadh, agus do bhrìgh gur ann orra so tha an gobhlan-gaoithe a' tighinn beò, tha claonadh nadurra g'a treòrachadh a dh' ionnsuidh ionaid a ta iomchuidh fa comhair. Air dhi an dùthaich so fhàgail, stiùraidh i gu dìreach air an t-slighe dh'ionnsuidh Africa, far am bheil an aimsir blàth, agus cuileagan pailt; agus fanaidh i an sin gus an téid an geamhradh seachad, agus gus an tig blàthas agus teas d'ar n-ionnsuidh-ne le teachd an earraich.

Tha iomadh ni aithnichte mu thimchioll nan gobhlan-gaoithe tha feuchainn duinn gu soilleir gu bheil comhfhulangas aca do thriob-

laidibh a chéile, agus gu bheil fhios aca ciod an dòigh air an nochd iad an comh-fhulangas so.—Air uair àraidh thuit nead aoin diubh o oisinn na h-uinneig san do thogadh i. Cha bu luath a chunnaic a' chuid eile dhiubh so, na chruinnich iad cuideachd, agus ann an ùine ro-ghoirid thog iad nead eile sa' cheart àit anns an robh a' cheud nead. Air uair eile chaidh gealbhonn a steach do nead a' ghobhlain-ghaoithe 'nuair bha i air falbh a' solair lòin di féin, agus air dhi pilltinn chum a nid, shàs an gealbhonn oirre, agus cha leigeadh e steach i. Bha an gobhlan-gaoithe air a feargachadh leis an ni a chaidh dheanamh oirre, agus air dhi a chur an céill do chàch, thàinig iad ann am mòr-àireamh le crè 'nan guib, dhùin iad suas an toll a bha san nead, agus dh' fhàg iad an gealbhonn an sin gu bàsachadh a dhìth bìdh agus àile.

Sna sgrioptuiribh tha iomradh gu minic air a dheanamh air a' ghobhlan-ghaoithe. 'Nuair a mhiannaich Daibhidh còmhnuidh a ghabhail ann an teampull Dé, thubhairt e, "Fhuair eadhon an gealbhonn tigh, agus an gobhlan-gaoithe nead di féin anns an cuireadh i a h-àlach, eadhon t'altairean-sa, a Thighearna nan slògh." Ann an leabhar nan gnàth-fhocal sgriobh Solamh air an dòigh so; "Mar eun air faondradh, mar an gobhlan-gaoithe ag itealaich, mar sin cha tig am mallachadh gun aobhar." Leis na briathraibh so tha Solamh a'

ciallachadh nach dean mallachadh an namhaid is mi-runaiche tuille cron duinn na ni eun air faontradh, no an gobhlan-gaoithe ag itealaich os ar ceann, mur 'eil sinn g'a thoilltinn le ar droch dheanadas féin. Ann am fàidheadaireachd Isaiah chronuich Dia a shluagh Israel, do bhrìgh gu'n do thréig iad e, leis na briathraibh so, "Seadh is aithne do'n chorra-bhan anns an athar a h-àm féin; agus is aithne do'n choluman, agus do'n chorra-mhonaidh, agus do'n ghobhlan-ghaoithe àm an teachd; ach cha'n aithne do m' shluagh-sa breitheanas an Tighearna."

---

| | | |
|---|---|---|
| 30 | XXX | Deich thar fhichead |
| 40 | XL | Dà fhichead |
| 50 | L | Dà fhichead 'sa deich |
| 60 | LX | Tri fichead |
| 70 | LXX | Tri fichead 'sa deich |
| 80 | LXXX | Ceithir fichead |
| 90 | XC | Ceithir fichead 'sa deich |
| 100 | C | Ceud, na cùig fichead |
| 1000 | M | Mìle |

NA STADAN.

| | | | |
|---|---|---|---|
| Staid aig a' chomh-aradh so | ,<br>;<br>:<br>. | fhad 'sa bhiodh tu ag ràdh | aon.<br>aon dha.<br>aon dha tri.<br>aon dha tri ceithir. |

Cuirear an comhara so (?) an déigh ceiste; agus an comhara so (!) an déigh nithe a ta 'nan cùis-iongantais.

# EARRAINNEAN DO'N SGRIOPTUR.

## GNATH-FHOCAIL.

Caib i.—7. Is e eagal an Tighearn tùs an eòlais: air gliocas agus air teagasg ni amadan tàir.

8. A mhic, éisd thusa ri teagasg t'athar, agus na tréig lagh do mhàthar:

9. Oir 'nan coron maise bithidh iad do d' cheann, agus 'nan slabhruidh do d' mhuineal.

10. A mhic, ma thàlaidheas peacaich thu, na aontaich thusa leo.

---

Caib. ii.—1. A mhic, ma ghabhas tu mo bhriathra-sa, agus ma dh' fholuicheas tu m'àitheanta maille riut;

2. Air chor is gu'n aom thu do chluas ri gliocas, gu'n leig thu do chridhe air tuigse:

3. Seadh ri eòlas ma dh' éigheas tu, ri tuigse ma thogas tu suas do ghuth;

4. Ma dh'iarras tu i mar airgiod, agus ma rannsaicheas tu air a son, mar air son ionmhasan folaichte;

5. An sin tuigidh tu eagal an Tighearna, agus gheibh thu eòlas Dé:

6. Oir bheir an Tighearn gliocas; as a bheul thig eòlas agus tuigse.

7. Tha e tasgaidh suas gliocais fhallain air

son nam firean: is sgiath e dhoibhsan a ghluaiseas gu h-ionraic.

CAIB. III.—1. A mhic, na dìchuimhnich mo lagh, ach gleidheadh do chridhe m' àitheanta:

2. Oir làithean buan, agus saoghal fada, agus sìth bheir iad dhuit.

3. Na tréigeadh tròcair agus firinn thu; ceangail iad mu d' mhuineal, sgrìobh iad air clàr do chridhe.

4. Agus gheibh thu deadh-ghean, agus tuigse mhaith an sealladh Dhé agus dhaoine.

5. Earb as an Tighearn le d' uile chridhe agus ri d' thuigse féin na biodh do thaice.

6. Ann ad uile shlighibh aidich e, agus seòlaidh esan do cheumanna.

7. Na bi glic a'd' shùilibh féin; biodh eagal an Tighearn ort, agus tréig olc.



CAIB. IV.—1. Cluinnibh a chlann, teagasg athar, agus thugaibh an aire chum gu'm faigh sibh eòlas air tuigse:

2. Oir tha mi toirt dhuitse deadh theagaisg; na tréigibh-sa mo reachd.

5. Faigh gliocas, faigh tuigse: na dìchuimhnich, agus na claon o bhriathraibh mo bheoil.

6. Na tréig i, agus gléidhidh i thu: gràdhaich i, agus coimhididh i thu.

7. Is e gliocas an ni sonruichte: faigh

gliocas, agus maille ri d' uile fhaghail faigh tuigse.

8. Ardaich i, agus cuiridh i suas thu; bheir i gu h-urram thu, 'nuair a ghabhas tu a'd' ghlacaibh i.

9. Bheir i do d' cheann coron maise: Crùn glòire bheir i seachad duit.

20. A mhic, do m' fhoclaibh thoir aire; ri m' bhriathraibh aom do chluas.

21. Na imicheadh iad o do shùilibh: gléidh iad am meadhon do chridhe.

22. Oir is beatha iad dhoibhsan a gheibh iad, agus iocshlaint d'am feoil uile.

23. Leis gach uile dhìchioll gléidh do chridhe; oir as sin tha sruthanna na beatha.

24. Cuir uait am beul fiar, agus na bilean beumnach cuir fada uait.

26. Cothromaich ceumanna do chos, agus biodh do shlighean uile air an socrachadh.

27. Na tionndaidh chum na làimhe deise, no clìthe: Carruich do chos o'n olc.

---

Caib. vi.—16. Na sè nithe so is fuathach leis an Tighearn; seadh tha seachd nithe 'nan gràineileachd d'a anam:

17. Sealladh àrd, teangadh bhreugach, agus làmhan a dhòirteas fuil neo-chiontach;

18. Chridhe a dhealbhas smuaintean aingidh; cosan a bhios luath a ruith chum uilc;

19. Fianuis bhreugach a labhras breugan,

agus esan a thogas aimhreit eadar bhràithribh.

20. A mhic, coimhid àithne t'athar, agus na tréig reachd do mhàthar.

21. Ceangail iad a ghnàth air do chridhe, daingnich iad mu do mhuineal.

22. 'Nuair a dh' imicheas tu, treòraichidh iad thu; 'nuair a choidleas tu, gleidhidh iad thu; agus an uair a dhùisgeas tu, labhraidh iad riut.

---

CAIB. VIII.—1. Nach 'eil gliocas ag éigheach? agus nach 'eil tuigse a' cur a mach a gutha?

10. Gabhaibh mo theagasg, agus cha'n e airgiod, agus eòlas thar an òr thaghta.

11. Oir is fearr gliocas na na clachan luachmhor; agus cha'n 'eil na h-uile nithe a dh' fheudar a mhiannachadh r'an coimhmeas rithe.

13. Is e eagal an Tighearna an t-olc fhuathachadh; uabhar, agus àrdan, agus an droch shlighe, agus am beul fiar is fuathach leam.

18. Is leamsa comhairle, agus fior ghliocas; is leamsa tuigse; is leamsa neart.

19. Is fearr mo thoradh na òr, eadhon na òr fior-ghlan; agus mo theachd a steach na airgiod taghta.

35. Oir esan a gheibh mise, gheibh e beatha agus gheibh e deadh-ghean o'n Tighearna.

---

CAIB. IX.—8. Na cronaich fear-fochaid, air eagal gu'm fuathaich e thu: cronaich an duine glic, agus gràdhaichidh e thu.

9. Thoir teagasg do'n duine ghlic, agus bithidh e ni's glice: teagaisg an duine cothromach, agus meudaichidh e ann am foghlum

10. Is e eagal an Tighearna toiseach a ghliocais: agus is e eòlas nithe naomha, tuigse

11. Oir leamsa nithear do làithean lionmhor, agus cuirear ri bliadhnachaibh do bheatha.

12. Ma bhios tu glic, bithidh tu glic dhuit féin: ach ma bhios tu ri fochaid, is tu féin a mhàin a dh'iomchaireas e.

---

Caib. x.—4. Ni làmh na leisge bochd; ach ni làmh nan dichiollach beartach.

17. Tha esan a choimhdeas foghlum anns an t-slighe gu beatha; ach esan a dhiultas achmhasan air seacharan.

18. Esan a cheileas fuath le bilibh cealgach, agus esan a labhras mi-chliu, is amadan e.

20. Mar airgiod taghta tha teangadh an fhìrein; ach tha cridhe nan aingidh mar ni nach fiu.

21. Beathaichidh bilean an fhìrein mòran; ach eugaidh na h-amadain a dhìth tuigse.

22. Ni beannachadh an Tighearn saoibhir, agus cha chuir e doilgheas 'na chuideachd.

23. Tha e mar shùgradh do'n amadan olc a dheanamh; ach tha gliocas aig fear na tuigse.

30. Cha ghluaisear am firean gu bràth; ach cha ghabh na h-aingidh còmhnuidh air an talamh.

Caib. xi.—18. Oibrichidh an droch dhuine obair mhealltach; ach aige-san a chuireas fìreantachd, bithidh duais chinnteach.

19. Mar so tha fìreantachd chum beatha; ach esan a leanas an t-olc, leanaidh e chum a bhàis féin e.

20. Is gràineileachd do'n Tighearn iadsan a tha fiar 'nan cridhe; ach is taitneach leis iadsan a ta ionraic 'nan slighe.

21. Ged iadhadh làmh mu làimh cha bhi an droch dhuine gun pheanas; ach saora. sliochd nam fìrean.

22. Mar fhail òir ann an sròin muice, tha bean sgiamhach agus i as eugmhais tuigse.

23. Tha miann nam fìrean a mhàin maith ach is e dòchas nan aingidh fearg.

---

Caib. xii.—17. Esan a labhras an fhìrinn foillsichidh e ceartas; ach foillsichidh fianuis bhreugach cealg.

18. Tha dream ann a labhras mar lotaibh claidhe; ach is slàinte teangadh nan daoine glice.

19. Bithidh bile na fìrinn seasmhach gu bràth; ach cha bhi an teangadh bhreugach ach tiota.

22. Is gràineileachd do'n Tighearn bilean nam breug; ach is iad an dream a ni gu fìrinneach, a thlachd.

26. Is fearr am fìrean na a choimhearsnach; ach cuiridh slighe nan aingidh air seacharan iad féin.

28. Ann an slighe na fireantachd tha beatha; agus 'na ceum cha'n 'eil bàs.

---

Caib. xiii.—1. Eisdidh mac glic ri teasgasg 'athar; ach cha'n éisd fear na fochaid ri achmhasan.

5. Is beag air an fhìrean na breugan; ach fàsaidh an droch dhuine gràineil, agus nàraichear e.

16. Ni gach duine ciallach a ghnothuch le h-eòlas; ach leigidh an t-amadan ris 'amaideachd.

18. Bochdainn agus nàire bithidh dhasan a dhiultas foghlum; ach an ti aig am bi meas air achmhasan, gheibh e urram.

19. Is milis do'n anam am miann a choimhlionar; ach is beag air amadanaibh dealachadh ris an olc.

20. An ti a shiubhlas le daoinibh glic, bithidh e glic; ach sgriosar companach nan amadan.

21. Leanaidh olc peacaich, ach do na fireanaibh iocar maith.

---

Caib. xiv.—12. Tha slighe ann a chithear dìreach le duine; ach is iad a crioch slighean a' bhàis.

16. Bithidh eagal air an duine ghlic, agus tréigidh e an t-olc; ach tha an t-amadan borb agus dana.

22 Nach téid iadsan air seacharan a dheal-

bhas an t-olc? ach bithidh tròcair agus firinn acasan a dhealbhas am maith.

26. Ann an eagal an Tighearna tha aobhar earbsaidh làidir; agus aig a chloinn bithidh dìdean.

27. Is e eagal an Tighearna tobar na beatha chum dol as o lìontaibh a' bhàis.

29. An ti a tha mall chum feirge, tha e pailt ann an tuigse, ach esan a tha dian 'na spiorad, àrdaichidh e amaideachd.

33. Ann an cridhe an duine thuigsich gabhaidh gliocas tàmh; ach aithnichear an ni a ta an taobh a stigh nan amadan.

---

Caib. xv.—1. Pillidh freagradh mìn corruich; ach dùisgidh briathra garg fearg.

2. Cuiridh teangadh nan daoine glic an céill eòlas gu ceart; ach dòirtidh beul nan amadan a mach amaideachd.

3. Tha sùilean an Tighearn anns gach àit, ag amharc air na droch dhaoinibh agus air na deadh dhaoinibh.

4. Is craobh beatha teangadh fhallain; ach is briseadh spioraid fiaradh innte.

5. Ni amadan tàir air teagasg 'athar; ach is ciallach an ti a bheir an aire do achmhasan.

6. Ann an tigh an fhìrein tha mòran ionmhais; ach ann an teachd a stigh an aingidh tha buaireas.

7. Sgaoilidh cridhe nan daoine glic eòlas; ach cha dean cridhe nan amadan mar sin.

8. Is gràineileachd do'n Tighearn ìobairt nan aingidh; ach is i urnuigh nan ionraic a thlachd.

---

Caib. xvi.—3. Thoir t' oibre thairis do'n Tighearn, agus daingnichear do smuainte.

4. Rinn an Tighearna gach ni air a shon féin, agus mar an ceudna an t-aingidh air son là an uilc.

5. Is gràineileachd do'n Tighearn gach neach a ta uaibhreach 'na chridhe; ged iadhadh làmh mu làimh cha bhi e gun pheanas.

6. Tre thròcair agus firinn glanar euceart: agus tre eagal an Tighearn tréigear an t-olc.

7. An uair a ghabhas an Tighearn tlachd ann an slighibh duine, bheir e air a naimhdibh féin bhi ann an sìth ris.

8. Is fearr beagan le h-ionracas, na teachd-a-stigh mòr gun cheartas.

9. Smuainichidh cridhe an duine air a shlighe; ach is e an Tighearn a stiùireas a cheumanna.

---

Caib. xviii.—6. Théid bilean an amadain ann an aimhreit, agus gairmidh a bheul air buillibh.

7. Is e beul amadain a sgrios, agus is iad a bhilean ribe 'anama féin.

10. Is tùr làidir ainm an Tighearna: ruithidh am fìrean d'a ionnsuidh, agus bithidh e tèaruinte.

12. Roimh sgrios bithidh cridhe duine

uaibhreach, agus roimh urram bithidh irioslachd.

13. An ti a bheir freagradh ann an cùis mu'n cluinn e i, is amaideachd agus nàire dha e.

14. Giulainidh spiorad an duine a laigse; ach co is urrainn spiorad briste a ghiulan.

15. Gheibh cridhe an duine chrionna eòlas, agus iarraidh cluas nan daoine glice eòlas.

16. Ni tiodhlac duine àite dha, agus bheir e 'n làthair dhaoine mòra e.

---

Caib. xix.—11. Ni tuigse duine e mall chum feirge, agus is e a ghlòir amharc thairis air eucoir.

15. Bheir leisg air duine tuiteam ann an trom-chodal; agus fuilingidh an t-anam diomhanach ocras.

16. An ti a ghleidheas an àithne, gleidhidh e 'anam féin; ach an ti a ni tàir air a shlighibh gheibh e bàs.

17. An ti a ghabhas truas do'n bhochd, bheir e air iasachd do'n Tighearn; agus an ni a bheir e uaith, iocaidh e dha a rìs.

18. Smachdaich do mhac am feadh a ta dòchas d'a thaobh, agus na caomhnadh t'anam air son a ghearain.

19. Fuilingidh fear na feirge mòire peanas; oir ma shaoras tu e, feumaidh tu dheanamh a rìs.

20. Eisd ri comhairle, agus gabh foghlum, chum gu'm bi thu glic a'd' làithibh deireannach.

---

Caib. xxii.—17. Aom do chluas agus éisd ri briathraibh dhaoine glice, agus socraich do chridhe air m' eòlas.

22. Na creach am bochd a chionn gu bheil e bochd, agus na sàruich an truaghan anns a' gheata:

23. Oir tagraidh an Tighearn an cùis, agus millidh e anam na muinntir a mhilleas iad.

24. Na dean suas cairdeas ris an fheargach, agus maille ri fear 'na h-àrd-chorruich na imich;

25. Air eagal gu'n iunnsaich thu a shligh-ean, agus gu'm faigh thu ribe do d'anam.

26. Na bi dhiubhsan a bhuaileas an làmhan, no dhiubhsan a théid an urras air son fhiach.

28. Na h-atharraich an seann chomhara crìche a shuidhich t'aithriche.

---

Caib. xxiv.—5. Tha an duine glic 'na dhuine làidir, agus tha fear an eòlais treun an neart.

9. Is peacadh smuainte na h-amaideachd; agus is e fear na fochaid gràin dhaoine.

15. Na dean feall-fholach, a dhroch dhuine, ag aghaidh àite-còmhnuidh an fhìrein; na creach 'ionad tàimh.

16. Oir seachd uairean tuitidh am fìrean, agus éiridh e a rìs; ach tuitidh na h-aingidh ann an olc.

17. 'Nuair a thuiteas do namhaid, na bi

aoibhneach, agus an uair a thuislicheas e, na deanadh do chridhe gairdeachas:

18. Air eagal gu'm faic an Tighearn, agus gu'm bi e olc 'na shùilibh, agus gu'n tionndaidh e 'fhearg uaith.

19. Na bi campar ort mu dhroch dhaoine, agus na gabh farmad ris na h-aingidh:

20. Oir cha bhi crioch mhaith air an droch dhuine; cuirear lòchran nan aingidh as.

---

Caib. xxv.—6. Na gabh urram dhuit féin ann am fianuis an righ, agus na seas ann an àite dhaoine mòra:

7. Oir is fearr gu'n abrar ruit, Thig an nios an so, na gu'n cuirear sios thu am fianuis an uachdarain a chunnaic do shùilean.

8. Na gabh a mach gu h-obann gu strì, air eagal nach bi fios agad ciod a ni thu 'na dhéigh sin, an uair a bheir do choimhearsnach gu nàire thu.

9. Tagair do chùis ri d' choimhearsnach, agus na foillsich rùn-diomhair neach eile:

10. Air eagal gu'n cuir an ti a chluinneas gu nàire thu, agus nach atharraichear do mhasladh.

11. Mar ubhlan òir ann an dealbhaibh airgid, tha focal a labhrar gu h-iomchuidh.

21. Ma bhios do namhaid ocrach, thoir aran dha r'a itheadh; agus ma bhios e iotmhor thoir uisge dha r'a òl.

22. Oir carnaidh tu eibhle teine air a cheann, agus bheir an Tighearn luigheachd dhuit.

---

Caib. xxviii.—1. Teichidh an t-aingidh, gun neach air bith an tòir air; ach bithidh na h-ionraic dana mar leòmhan.

4. Molaidh iadsan a thréigeas an lagh na h-aingidh; ach ni iadsan a ghleidheas an lagh strì riu.

5. Cha tuig droch dhaoine breitheanas; ach tuigidh iadsan a dh' iarras an Tighearn na h-uile nithe.

6. Is fearr am bochd a dh'imicheas 'na ion-racas, na esan a tha fiar 'na shlighibh, ge do robh e saoibhir.

7. An ti a ghleidheas an lagh, is mac glic e, ach esan a ta 'na chompanach do luchd-craois, nàirichidh e 'athair.

22. Ni fear na droch shùile deifir gu bhi saoibhir; ach cha'n 'eil fhios aig gu'n tig bochd-ainn air.

24. An ti a ni reubainn air 'athair, no air a mhàthair, agus a their, cha'n 'eil cionta ann, is companach e do fhear-millidh.

25. An ti aig am bheil cridhe àrdanach, dùisgidh e strì; ach esan a dh'earbas as an Tighearn nithear sultmhor e.

26. An ti a dh'earbas á chridhe féin, is amadan e; ach esan a ghluaiseas gu glic saorar e.

Caib. xxx.—5. Tha uile fhocal Dé fior-ghlan, is sgiath e dhoibhsan a chuireas an dòigh ann.

6. Na cuir-sa ni air bith r'a bhriathraibh, air eagal gu'n cronuich e thu, agus gu'm faighear breugach thu.

7. Dà ni dh'iarr mi ort; na diùlt iad dhomh mu'm faigh mi bàs.

8. Diomhanas agus breugan cuir fad uam; na toir dhomh bochdainn no beartas, beathaich mi le biadh a bhios iomchuidh air mo shon.

9. Air eagal gu'm bi mi làn, agus gu'n àicheadh mi thu, agus gu'n abair mi, Cò e an Tighearn? No gu bi mi bochd, agus gu'n goid mi, agus gu'n toir mi ainm mo Dhé an diomhanas.

10. Na dean casaid air seirbhiseach r'a mhaighstir, air eagal gu malluich e thu, agus gu faighear ciontach thu.

17. An t-sùil a ni magadh air athair, agus a ni tarcuis air ùmhlachd do mhàthair, spionaidh fithich a' ghlinne a mach i, agus ithidh na h-iolairean òga suas i.

---

## SAILM.

Salm vi.—1. A Thighearn, ann ad chorruich na cronuich mi, agus ann ad fheirg na smachdaich mi.

2. Gabh truas diom, a Thighearn, oir tha mi lag: Slànuich mi, a Thighearn, oir a ta mo chnàmhan air an cràdh;

3. Agus a ta m'anam air a chràdh gu mòr; ach thusa, a Thighearna, cia fhad?

4. Pill, a Thighearn, fuasgail m'anam: saor mi air sgàth do thròcair.

5. Oir anns a' bhàs cha'n 'eil cuimhne ort: agus anns an uaigh co bheir dhuit cliu?

6. Tha mi sgìth le'm osnaich; rè na h-oidhche tha mi cur mo leabaidh air snàmh; le m' dheuraibh uisgicheam m'uruigh.

7. Caithear le dubhachas mo shùil; fàsaidh i sean, air son m'eascairde gu léir.

8. Imichibh uam sibhse uile a luchd deanamh na h-euceirt, oir chual an Tighearn guth mo chaoidh.

9. Chual an Tighearn m'athchuinge; gabhaidh an Tighearn ri m'urnuigh.

---

Salm xxiii.—1. Is e an Tighearn mo bhuachaill: cha bhi mi ann an dìth.

2. Ann an cluainibh glas bheir e orm luidhe sìos: làimh ri uisgibh ciùin treòraichidh e mi.

3 Aisgidh e m' anam; treòraichidh e mi air slighibh na fireantachd air sgàth 'ainme féin.

4. Seadh, ged shiubhail mi tre ghleann sgàile a' bhàis, cha bhi eagal uilc orm; oir a ta thusa maille rium: bheir do shlat agus do lorg comhfhurtachd dhomh.

5. Deasaichidh tu bòrd fa m' chomhair am fianuis mo naimhde: dh'ung thu le h-oladh mo cheann; tha mo chupan a' cur thairis.

6. Gu cinnteach leanaidh maith agus tròcair mi uile làithean mo bheatha, agus còmhnuichidh mi ann an tigh an Tighearn fad mo làithean

Salm lxxxii.—1. Tha Dia 'na sheasamh ann an coimhthional nan cumhachdach: am measg nan dée bheir e breth.

2. Cia fhad a bheir sibh breth gu h-eucorach, agus a ghabhas sibh ri gnùis dhaoine aingidh?

3. Deanaibh ceartas do'n bhochd agus do'n dìlleachdan; cumaibh còir ris an truaghan agus ris an fheumach.

4. Teasairgibh am bochd agus an t-ainnis; á làimh nan aingidh saoraibh iad.

5. Cha'n 'eil eòlas no tuigse aca; ann an dorchadas gluaisidh iad: tha uile bhunaitean na talmhainn air chrith.

6. Thubhairt mi, Is dée sibh, agus is mic sibh uile do'n Ti a's àirde.

7. Ach gheibh sibh bàs mar dhaoine, agus tuitidh sibh mar aon do na h-uachdaranaibh.

8. Eirich, a Dhé, thoir breth air an talamh; oir sealbhaichidh tu na h-uile chinnich mar oighreachd.

---

Salm c.—1. Togaibh iolach ait do'n Tighearn, a thìrean uile.

2. Deanaibh seirbhis do'n Tighearn le h-aoibhneas, thigibh 'na fhianuis le luath-ghàire.

3. Biodh fios agaibh gur e 'n Tighearn is Dian ann: is e a rinn sinn, agus cha sinn féin; is sinn a shluagh, agus caoraich ionaltraidh san.

4. Thigibh a steach 'na gheataibh le buidh-

eachas, 'na chùirtibh le moladh; thugaibh buidheachas dha, beannaichibh 'ainm.

5. Oir tha'n Tighearn maith; mairidh a thròcair gu bràth, agus 'fhirinn o linn gu linn.

---

Salm ciii.—1. Beannaich an Tighearn, O m' anam; agus moladh gach ni a ta an taobh stigh dhiom, 'ainm naomh-san.

2. Beannaich an Tighearn, O m'anam; agus na dìchuimhnich a thiodhlacan uile.

3. 'Se mhaitheas duit do pheacanna gu léir, a shlànuicheas t' euslaintean uile;

4. A shaoras do bheatha o sgrios; a chrùnas thu le caoimhneas gràidh, agus le caomh-thròcairibh.

5. A shàsuicheas do bheul le nithibh maithe, air chor as gu'n ath-nuadhaichear t'òige mar òige na h-iolarach.

6. Ni an Tighearn ceartas agus breitheanas dhoibhsan uile a tha air an sàruchadh.

7. Dh' fhoillsich e a shlighean do Mhaois, a ghniomhara do chloinn Israeil.

8. Is tròcaireach, agus is gràsmhor an Tighearn, mall chum feirge, agus pailt ann an caoimhneas gràidh.

9. Cha chronuich e gu siorruidh, agus cha ghléidh e 'fhearg gu bràth.

10. A réir ar n-eucearta cha d' thug e luigh eachd dhuinn.

SALM CIII.—13. Mar a ghabhas athair truas d'a chloinn, gabhaidh an Tighearn truas diubhsan d'an eagal e.

14. Oir is aithne dha ar dealbh; is cuimhne leis gur duslach sinn.

15. An duine, mar fheur tha a làithean, mar bhlàth na macharach, mar sin fàsaidh e fo bhlàth

16. Oir gabhaidh a' ghaoth thairis, agus cha bhi e ann; agus cha'n aithnich 'ionad féin e ni's mò.

17. Ach a ta tròcair an Tighearn o shiorr uidheachd orrasan d'an eagal e, agus 'fhìreantachd do chloinn an cloinne;

18. Dhoibhsan a chumas a choimhcheangal, agus a chuimhnicheas 'àitheanta, chum an deanamh.

19. Shocruich an Tighearn a righ-chaithir anns na nèamhaibh; agus tha a rioghachd a riaghladh os ceann nan uile.

20. Beannaichibh an Tighearn, sibhse 'aingle, treun an neart, a' deanamh 'iarrtuis, 'ag éisdeachd ri fuaim 'fhocail.

21. Beannaichibh an Tighearn, a shluagh uile, sibhse a luchd-frithealaidh a ni a thoil.

22. Beannaichibh an Tighearn, 'oibre uile, anns gach àit d'a thighearnas: beannaich an Tighearn, O m'anam!

---

SALM CVII.—1. O Thugaibh buidheachas do'n Tighearn, oir tha e maith, oir gu bràth mairidh a thròcair.

2. Mar so abradh iadsan a shaoradh leis an Tighearn, a shaor e o làimh an namhaid.

3. Agus a chruinnich e as na tìribh o'n àird an ear, agus o'n àird an iar, o'n àirde tuath agus o'n àirde deas.

4. Chaidh iad air seacharan anns an fhàsach, ann an ionad uaigneach; slighe gu baile tàimh cha d' fhuair iad.

5. Ocrach agus tartmhor, dh' fhailnich an anam annta.

6. An sin ghlaodh iad ris an Tighearn 'nan airc, agus as an teanntachdaibh shaor e iad.

7. Agus threòraich e iad air shlighe cheirt, chum gu'n rachadh iad gu baile tàimh.

8. O gu moladh daoine Dia air son a mhaitheis, agus air son a bhearta iongantach do chloinn nan daoine!

9. Oir shàsuich e an t-anam ciocrach, agus lìon e an t-anam ocrach le maith.

---

SALM CXX.—1. A'm' éigin ghlaodh mi ris an Tighearn, agus dh'éisd e rium.

2. A Thighearna, saor m' anam o bhillibh nam breug, o'n teangaidh chealgach.

3. Ciod a bheirear dhuit? agus ciod a nithear ort, a theangadh chealgach?

4. Geur shaighde laoich, le eibhlibh do'n aiteal.

5. Mo thruaighe mi, gu bheil mi air chuairt ann am Mesech, gu bheil mi a'm' chòmhnuidh ann am bùthaibh Chedair!

6. Is fada ghabh m'anam còmhnuidh leosan a tnug fuath do shìth.

7. Tha mise air son sìthe, ach an uair a labhras mi, tha iadsan air son cogaidh.

---

Salm cxxi.—1. Togaidh mi mo shùile chum nam beann, o'n tig mo chabhair.

2. Thig mo chabhair o'n Tighearn, a rinn nèamh agus talamh.

3. Cha leig e le d' chois sleamhnachadh · cha tuit clò codail no suain air t'fhear-coimhid.

4. Feuch, cha tuit clò codail no suain air fear coimhid Israeil.

5. Is e an Tighearn t' fear-coimhid; is e an Tighearn do sgàile air do làimh dheis.

6. San là cha bhuail a' ghrian thu, no a ghealach san oidhche.

7. Coimhididh an Tighearn thu o gach olc: coimhididh e t'anam.

8. Coimhididh an Tighearn do dhol a mach, agus do theachd a steach, o'n àm so eadhon gu bràth.

---

Salm cxxxix.—1. A Thighearn, rannsaich thu mi, agus is aithne dhuit mi.

2. Is aithne dhuit mo shuidhe agus m'éirigh; tuigidh tu mo smuainte fad as.

3. Chuairtich thu mo cheum agus mo luidhe sios, agus air mo shlighibh gu léir is fiosrach thu.

4. Oir feuch, cha'n 'eil focal air mo thean-

gaidh, a Thighearn, nach aithne dhuit gu léir.

5. A'm' dhéigh agus romham chuairtich thu mi, agus chuir thu do làmh orm.

6. Is ro-iongantach an t-eòlas so air mo shon: tha e àrd, cha ruig mi air.

7. C'àit an téid mi o do spiorad? agus c'àit an teich mi o do ghnùis?

8. Ma théid mi suas do nèamh, tha thu an sin; ma ni mi mo leabadh ann an ifrinn, feuch, tha thu an sin.

9. Ma ghabhas mi sgiatha na maidne, agus gu còmhnuich mi ann an ionadaibh iomallach na fairge;

10. Eadhon an sin stiùraidh do làmh mi, agus cumaidh do dheas làmh mi.

11. Ma their mi, Gu deimhin folaichidh an dorchadas mi, bithidh an oidhche féin mar sholus mu'n cuairt orm.

---

## NA DEICH AITHEANTAN.

Labhair Dia na briathra so uile, ag ràdh, Is mise an Tighearna do Dhia, a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa.

I. Na biodh dée sam bith eile agad a'm' làthair-sa.

II. Na dean dhuit féin dealbh snaidhte, no coslas sam bith a dh'aon ni, a ta sna nèamhaibh shuas, no air an talamh shios, no sna h-uisgeachaibh fuidh 'n talamh. Na crom thu féin sios doibh, agus na dean seirbhis doibh: oir mise an Tighearna do Dhia, is Dia eudmhor mi, a' leantuinn

aingidheachd nan aithriche air a' chloinn, air an treas, agus air a' cheathramh ginealach dhiubhsan a dh'fhuathaicheas mi; agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh dhiubhsan a ghràdhaicheas mi, agus a choimhideas m'àitheantan.

III. Na tabhair ainm an Tighearna do Dhé an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo-chiontach esan a bheir 'ainm an dìomhanas.

IV. Cuimhnich là na sàbaid a naomhachadh. Sè làithean saothraichidh tu, agus ni thu t'obair uile. Ach air an t-seachdamh là tha sàbaid an Tighearna do Dhé; air an là sin na dean obair sam bith, thu féin, no do mhac, no do nighean, d'òglach, no do bhanoglach, no t'ainmhidh, no do choigreach a ta 'n taobh a stigh do d' gheataibh; oir ann an sè làithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talamh, an fhairge, agus gach ni a ta annta; agus ghabh e fois air an t-seachdamh là: air an aobhar sin bheannaich an Tighearna là na sàbaid, agus naomhaich se e.

V. Tabhair urram do t'Athair, agus do d' mhàthair; a chum as gu'm bi do làithean buan air an fhearann a tha'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit.

VI. Na dean mortadh.

VII. Na dean adhaltrannas.

VIII. Na dean gadachd.

IX. Na tabhair fianuis bhréige an aghaidh do choimhearsnaich.

X. Na sanntaich tigh do choimhearsnaich; na sanntaich bean do choimhearsnaich, no 'òglach, no 'bhanoglach, no 'dhamh, no 'asal, no aon ni a's le do choimhearsnach.

## URNUIGH AN TIGHEARNA.

Ar n-Athair a ta air nèamh, Gu naomhaichear t'ainm. Gu tigeadh do rìoghachd. Gu deanar do thoil air thalamh, mar a nìthear air nèamh. Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail. Agus maith dhuinn ar fiacha, mar a mhaitheamaid d'ar luchd-fiachaibh. Agus na leig sinn am buaireadh, ach saor sinn o olc: Oir is leatsa an rioghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir, gu siorruidh. Amen.

---

## A' CHREID.

Creideam ann an Dia an t-Athair Uile-cnumhachdach, Cruithear nèimh agus na talmhainn; agus ann an Iosa Criosd, aon mhac-san, ar Tighearna, neach a ghineadh o'n Spiorad Naomh, a rugadh leis an Oigh Muire, a dh'fhuiling fuidh Phontius Pilat, a cheusadh, a fhuair bàs, agus a dh'adhlaiceadh, a chaidh sìos do staid nam marbh, a dh'éirich a rìs o na marbhaibh air an treas là, a chaidh suas air nèamh, agus a ta 'na shuidhe air deas làimh Dhé an Athar Uile-chumhachdaich, agus as sin a thig a thoirt breith air na beothaibh agus air na marbhaibh. Creideam anns an Spiorad naomh, anns an eaglais naoimh choitchinn, ann an co-chomunn nan naomh, ann an aiseirigh a' chuirp, agus anns a' bheatha mhaireannaich. Amen.

A' CHRIOCH.